6 Ciùin ann am fulang péin is gruaim,
Mar bha m' Fhear-saoraidh caomh :
Ciùin ann an tàir 's an spìd o shluagh
Le 'm fuathach t' ainm ro naomh.

7 Ciùin mar an reul no 'n grian-ghath ùr,
Air cùl nan doinionn mòr,
Triallam gu réidh troimh strì nan dùl,
Gu caladh ciùin an glòir.

8,7,8.7.

## 46

'S E Rìgh a' ghràidh mo Bhuachaill caomh,
Cha tréig a ghràs gu sìorruidh ;
A bhi gu bràth 'na chomunn naomh,
An còrr cha bhi mi 'g iarraidh.

2 Aig uisge beò nan sruithean bras,
Gu 'n toir e iùl gu sèimh dhomh ;
'S gu caomhail air na cluainte glas,
Gu 'n toir e lòn bho nèamh dhomh.

3 Le raige 's gòraich chaidh mi clì,
Ach shir e mi le caoimhneas :
Is ghiùlain air a ghualainn mi,
'S thug dhachaidh le mor aoibhneas

4 An dorchadas 's an sgàil a' bhàis,
Cha 'n eagal leam 's e dlùth dhomh,
Bidh 'lorg 's a bhat' 'nan cabhair gràis,
'S bheir a chrann ceusaidh iùl dhomh.

5 Am bord tha pailt 'nam shealladh sgaoil,
Gu 'n d' ung le gràs cho tairis,
Is O ! cia mòr an sòlas naomh,
Bho d' chupan 's e cur thairis.

Mar sin an taobh a bhos de 'n uaigh
   Gu 'm bi do ghràdh 'g am iarraidh,
A Bhuachaill mhaith, bidh mi 'g ad luaidh
   A t' aros naomh gu sìorruidh.

10,10. **47**

SITH, lànachd sìth, an saoghal aingidh, truagh!
   Tha fuil an Uain a' labhairt sìth bhith-bhuain.

2 Sìth, lànachd sìth, le uallach cùraim sgìth!
Toil Ios' a choimhlionadh, sin fois is sìth.

3 Sìth, lànachd sìth, is bròn mar thuiltean àrd!
Tha fèath fo fhasgadh Carraig mhòir nan Al.

4 Sìth, lànachd sìth, 's ar càirdean gaoil an céin!
An Ios' tha iadsan tearuint' mar sinn fhéin.

5 Sìth, lànachd sìth, 's gach ceum d' ar triall fo neul!
'S e Ios' an còmhnuidh ar fear-iùil 's ar reul.

6 Sìth, lànachd sìth, is sgàil a' bhais mu 'n cuairt!
Thar uile chumhachd bàis fhuair Iosa buaidh.

7 Is leòir leinn e: is geàrr a bhios ar strì,
'S bheir Ios' e fhéin duinn lànachd iomlan sìth.

8,7,8,7. **48**

GHRAIDH ar Dé, O ghràidh gun choimeas,
   Sonas nèimh air teachd 'nar còir,
Suidhich ann ar crì do chòmhnuidh,
   Crùn d' ar taobh do thròcair mhòr.

2 Iosa, tha thu iochdmhor, bàigheil,
Tha do ghràdh gun chrìch gun cheann;
Builich oirnn gu léir do shlàinte,
Is dean tàmh 's gach cridhe fann.

3 Cuir do bheatha fhéin 'n ar crìdh'chan,
Thig g' ar dìon, a Dhé ro thréin;
Pill gu grad, 's am feasd na dìobair,
O, na tréig do theampuill fhéin!

4 Togamaid gun tàmh do chliù-sa
Mar na h-aingle glòrmhor, grinn,
'G ìocadh molaidh dhuit is ùrnuigh,
Is mu mheud do ghràidh a' seinn.

5 Dhé, ath-chruthaich sinn gu buileach,
'S dean sinn uile fìorghlan, naomh;
Air ar n-aiseag leat gu h-iomlan,
Mealamaid do shlàinte chaomh.

6 Ghnàth o ghlòir gu glòir a' caochladh,
Gus an ruig sinn tìr an àigh,
Far an géillear leinn ar crùin duit,
'S sinn làn ioghnaidh, cliù, is gràidh.

C.M.

## 49

O, GU bhi 'g imeachd dlùth do Dhia,
Le sàmhchair nèimh am chrì!
O, gu'n robh m' astar dealrach, réidh,
Gach ceum a dh' ionnsuidh Chrìosd!

2 C' àit 'eil an sògh a dh' fhairich mi
Air tùs, 'nuair ghabh mi Crìosd?
C' àit 'eil am beachd chuir neart am chrì,
Air Iosa 's fhacal fìor?

3 Cia mòr an t-sìth a shealbhaich mi!
Cuimhnicheam i gu sìor!
Ach dh' fhàg am anam falmhachd gheur,
An saogh'l gu léir nach lìon.

4 O pill, a chalmain naoimh, a rìs,
Ard-theachdaire na sìth:
Mo thruaigh am peacadh chuir ort bròn,
'S a dh' fhògair thu o m' chrì.

5 An t-iodhol air am mò mo mhiadh,
Ge b' e air bith ciod è,
Cuiream a sios á t' àit' gu bràth,
'S aoram a mhàin dhuit fhéin.

6 An sin bidh m' imeachd dlùth do Dhia,
Is sàmhchair nèimh am chrì;
'S bidh m' astar na 's ro dhealraich, réidh,
Gach ceum a dh' ionnsuidh Chrìosd.

6 4,6,4,6,6,4.

## 50

DLUTH ort, mo Dhia, gu 'm bìth'nn
Dlùth is na 's dlùith'!
Seadh, ged b'e ceusadh féin
Dh' àrdaicheadh mi;
Sheinninn le m' ghuth gu sìor,
Dlùth ort, mo Dhia, gu 'm bìth'nn
Dlùth is na 's dlùith'!

2 Mi mar am fogarach,
'S grian air dol sìos,
Clach bhi 'na cluasaig dhomh,
Doille 'g am iadh.
'M bruadair, b'e so mo mhiann,
Dlùth ort, mo Dhia, gu 'm bìth'nn
Dlùth is na 's dlùith'

3 Foillsich, mar fhàr' dol suas,
Sligh' dh' ionnsuidh nèimh ;
Faiceam 'n ad fhreasdalaibh
Trocair gun éis,
Ainglean 'g am thàladh nìos
Dlùth ort, mo Dhia, gu 'm bìth'nn
Dlùth is na 's dlùith' !

4 Feuch ! le mo smuaintean moch,
Ait le do luaidh,
Togam dhe m' amhghair chruaidh ;
Betel mar chuimhn'
Ionnas, le m' dheuchainnibh,
Dlùth ort, mo Dhia, gu 'm bìth'nn
Dlùth is na 's dlùith'.

5 Neo 's mi bhiodh sòlasach
'G éirigh air sgéith,
Reultan 'g an cur air chùl,
Gluasad troimh 'n speur ;
Sheinninn le 'm ghuth gu sìor
Dlùth ort, mo Dhia, gu 'm bith'nn
Dlùth is na 's dlùith'.

8,7.8,7. 

## 51

IOSA ! ghabh mi mo chrann-ceusaidh,
Thrèig gach nì is lean thu féin,
Tàireil, lomnochd, air mo thréigsinn,
'S tusa m' ionmhas féin gu léir.
Falbhadh stòr is urram talmhaidh
Thigeadh deuchainn, fuath, is péin,
Cruas tha taitneach ann ad sheirbhis
Call, le d' dheadh ghean, 's buannachd féin.

2 Faodaidh daoine tàir a dheanamh,
Ach gu t' uchd-sa teichidh mi ;
Ged robh m' bheatha cruaidh le deuchainn,
Ann an nèamh bidh fois gun dìth.
O, cha 'n urrainn bròn mo chiùrradh
Fhad 's a mhealas mi do ghràdh ;
O, bhiodh gean gun mheas am shùilean ;
Dealaicht' uait-sa 's beag a stàth.

3 M' anam, gabh do dhìol de shlàinte,
Faigh air ciont is eagal buaidh ;
Biodh ort aoibhneas anns gach àite,
Ged bhios saoth'r is deuchainn cruaidh.
Cuimhnich cò an Spiorad th' annad,
Ciod an t-Athair cur ort fàilt',
Ciod an Slan'ghear gràdhach th' agad,
O, c'ar son bhiodh tusa cràidht'.

4 Greas, mata, o ghràs gu glòire,
Cleachd-sa ùrnuigh 's creideamh beò,
Latha sìorruidh tha thu 'n tòir air,
Stiùraidh Dia thu 'n sin fadheòidh.
'N so theid crìoch gu geàrr air t'obair,
Luath theid seachad t'uile làith',
Creideamh 's dòchas thig gu sealladh,
'S ùrnuigh bidh 'na laoidh a' ghràidh.

7,6,7,6.

## 52

SEAS suas! seas suas gu dìleas,
O thusa shaighdeir Chrìosd ;

Tog suas a' bhratach rìoghail,
Cha'n fhaod i dol a sìos.
Bho bhuaidh gu buaidh gu'n téid sinn,
Le Crìosd, ar Ceannard treun,
'S gach nàmhaid fòs gu'n cìosnaich,
'S gu'n rìoghaich sinn leis fhéin.

2 Seas suas! seas suas gu dìleas,
Is ùmhlachd thoir d' a ghairm;
Rach suas 'na latha glòrmhor
Do 'n chòmhrag dhian fo t' airm.
A ghaisgich, bithibh treubhach
An aghaidh nàimhdean Chrìosd,
'S ur misneach fòs gu 'n éirich,
Mur géill sibh anns an strì.

3 Seas suas! seas suas gu dìleas,
'S e Crìosd e fhéin do cheann;
An gàirdean feòlmhor géillidh,
Na cuir do dhòchas ann.
Cuir lùireach mhaith na slàint' ort,
Dean faire 's ùrnuigh ghnàth;
'S do dhleasnas 'nuair a ghairmeas,
Bi thusa deas aig làimh.

4 Seas suas! seas suas gu dìleas,
Cha bhi a' chòmh-stri buan;
An diugh tha 'n còmhrag gàbhaidh
Am màireach caithream-bhuaidh
Is gheibh gach gaisgeach buadhach
Crùn beatha mar a dhuais,
Is rìoghachd nach bi truaillidh,
Le Dia 's na nèamhan shuas.

8,7,8,7,D. 53

MISNEACH glac, mo bhràth'r, 's na tuislich,
Doilleir ged robh sligh' do thòir;

Feuch reul-iùil a' dearrsadh tharad,
"Earb á Dia is lean a' chòir."

2 Ceann na h-uidhe ged nach léir dhuit,
'S ged tha 'n rathad garbh gu leòir,
Fann no sunndach, gléidh gu dlùth ris,
Earb á Dia is lean a' chòir.

3 Seachain foill, droch-bheus, is seòltachd ;
'S fheàrr an t-ionracas na 'n t-òr ;
Co-dhiù 's fàillinn duit no buidhinn,
Earb á Dia is lean a' chòir.

4 Seachain aimhreit, roinn, is gamhlas,
Saobh-luchd-iùil 's a' chòmh-stri mhòir,
Ach a t' uile ghnìomh is bhriathar,
Earb á Dia is lean a' chòir.

5 Na cuir earbs' am miannaibh taitneach—
Aingle uilc mar aingle glòir' ;
Cùl ri rian, is nòs, is cleachdadh,
Earb á Dia is lean a' chòir.

6 Gheibh thu sodal, gheibh thu dìmeas,
Gràdh no fuath is aobhar-deòir ;
Tog dheth 'n duine, 's seall ri flaitheas,
Earb á Dia is lean a' chòir.

7 Riaghailt àigh, is rogha stiùraidh,
Bheir do 'n anam sìth is treòir ;
Reul a ghnàth os cionn ar slighe,
Earb á Dia is lean a' chòir.

8 Misneach glac, mo bhràth'r, 's na tuislich,
Doilleir ged robh sligh' do thòir ;
Feuch reul-iùil a' dearrsadh tharad,
"Earb á Dia is lean a' chòir."

8,8,8,4.

## 54

MO Dhia is m' Athair, ré mo chuairt
'S an fhàsach, fad' o m' dhachaidh shuas,
O cuir am chrì a ràdh gach uair,
"Do thoil biodh deant'."

2 Ged leanadh duibhre 's bròn mo cheum,
Na cluinnteadh gearan as mo bheul;
Ach abram mar thuirt Iosa féin,
"Do thoil biodh deant'."

3 Ma 's àill leat, ann ad riaghladh caomh
Gach nì thoirt uam d' an d' thug mi gaol
Bheir mise dhuit gach nì le m' aont',
"Do thoil biodh deant'."

4 Ged bhithinn ann am bròn ro gheur,
A' caoidh nan càirdean caomh a thréig
Le ùmhlachd theirinn riut gach ré,
"Do thoil biodh deant'."

5 Ged sheargainn beag air bheag gach là,
Le trioblaid is le iomadh cràdh,
O Athair, dh' fheuchainn ri bhi 'g ràdh
"Do thoil biodh deant'."

6 Ma bhios do Spiorad saor a' tàmh
Am chridhe breòite, fann do ghnàth,
Mu 'n chòrr dean thusa mar is àill,
"Do thoil biodh deant'."

7 Dean nuadh mo thoil o là gu là;
Dean strìochdta mi, 's glan uam gun dàil
Gach nì a chumadh mi o ràdh,
"Do thoil biodh deant'."

8 An uair a chrìochnaicheas mo chuairt,
'S a sguireas bròn is trioblaid chruaidh,
'N sin seinnidh mi 's an tìr bhith-bhuan,
"Do thoil biodh deant'."

8,7,8,7,4,7. **55**

STIUIR mi, O Iehòbha ghlòrmhoir,
Coigreach anns an fhàsach chruaidh;
Tha mi lag, O dean mo chòmhnadh;
Biodh do làmh 'g am chumail suas;
Arain nèamhaidh,
Beathaich mi ri fad mo chuairt.

2 Fosgail dhomh an tobar buadhmhor,
Sruth na slàinte, farsuing, fial;
Biodh an carragh neòil is teine
Deanamh stiùraidh dhomh gach ial;
Shlàn'gheir neartmhoir,
Bi ad dhaingneach dhomh 's ad sgiath.

3 'Nuair a ruigeas mi an abhainn,
Cuir gach fiamh is geilt air chùl;
Ios', a cheannsaich bàs is ifrinn,
Gu tìr Chanaain dean dhomh iùl;
Orain mholaidh,
Bheir mi ghnath do Rìgh nan dùl.

10,4,10,4,10,10. **56**

A SHOILLSE àigh, 's a' cheò, le d' bhaoisge caoin,
Stiùir thusa mi;

Tha'n oidhche dorch', 's mi fad' o m' dhachaidh ghaoil,
O, treòraich mi;
Stiùir mi gach là, cha'n iarr mi rathad réidh
Gu tìr an àigh; is leòir leam ceum air cheum.

2 Cha robh mi ghnàth mar so, 's cha b' e mo mhiann
Thu bhi 'd reul-iùil;
Do m' thogradh fhéin gun d' thug mi tric an t-srian,
'S cha b' fhiù leam thù;
An geall air mùirn, 's mo chridhe uailleil, faoin,
A dh' aindeoin fiamh: na cuimhnich làith'n a dh'aom.

3 Gu ruig a so ad thròcair bha thu leam;
O, stiùir mi ghnàth
Feadh chreagan cruaidh, is shloc, gu ruig an t-àm
'S am bris an là,
'S am faic mi gnùis nan càirdean a chaidh uam,
A chaill mi seal, 's d' an d' thug mi gaol bha buan.

S.M.

## 57

CHA 'N fhaicear oidhch' air nèamh;
'S an t-saoghal dhealrach àigh,
Obair gu bràth cha 'n fhàg neach sgìth,
Oir 's ionnan saoth'r is gràdh.

2 Cha 'n fhaicear bròn air nèamh;
Tha 'n sògh 's an là gun chrìch,
'S tha deòir am measg nan nithean sean
A chaidh air chùl gu sìor.

3 Cha 'n fhaicear olc air nèamh;
Feuchaibh a' chuideachd chaomh,
Ro naomha tha an trusgan geal,
'S an òran fòs tha naomh.

4 Cha 'n fhaicear bàs air nèamh ;
A mheud 's a chi a thràigh,
Fhuair seilbh air an neo-bhàsmhorachd,
'S a chaoidh cha 'n fhaigh iad bàs.

5 Iosa, dean fhéin duinn iùl ;
O, treòraich sinn gach uair,
'S bidh oidhch', is bròn, is olc, is bàs,
Air chùl 'nuair theid sinn suas.

C.M.

## 58

IERUSALEIM, mo dhachaidh àigh,
Ad ionnsuidh cuin thig mi?
O cuin a chrìochnaichear mo bhròn?
Is t' aoibhneas cuin a chi?

2 O, thìr tha taitneach, sòlasach,
O, chalaidh ait nan saoi,
Cha 'n fhaighear bròn am feasd ad chòir,
No cùram, saoth'r, no caoidh.

3 Cha'n 'eil innt' sannt no ana-miann,
No farmad fòs, no strì ;
Cha'n 'eil innt' acras, tart, no teas,
Ach taitneasan gun dìth.

4 Do bhallachan is clachan taght',
Do dhaingneach daoimean geàrrt',
Do gheatachan is neamhnaidean,
Mo mhiann bhi 'n sud gu h-àrd!

5 'S ro ghrinn a tùir 's a binnein àrd,
Le dearrsadh mhòran leug ;
Le iasper, crisolit, 's gach clach
Is taitniche na cheil.

6 Le fuaim ro chaoin tha 'n abhainn bheò
A' sruthadh feadh gach sràid,
'S mu bruachan glasa air gach taobh,
Tha craobh na beatha fàs.

7 A craobhan toradh bheir gach mìos,
Is fàsaidh iad gach ré ;
'S bheir uile shlòigh an domhain mhòir,
Dhuit fhéin an glòir gu léir.

8 Ierusaleim, mo dhachaidh àigh,
Mo mhainn bhi annad shuas !
O, b' fheàrr gun crìochnaicheadh mo bhròn,
'S gu'm faicinn t' aoibhneas buan !

7,6,7,6,D.

## 59

IERUSALEM tha òirdhearc,
Le bainne 's mil gun dìth.
Do ghlòir chaidh thar gach eòlais,
Tha doimhn' ann nach ruig mi.
Cha'n fhios, cha 'n aithne dhomhsa,
Gach suaimhneas àrd is àgh
Tha 'n sin, no 'n soillse glòire,
'S gun choimeas agam dhà.

2 An sin tha lùchairt Shìoin,
Làn ait le caithream luaidh,
'S le dealradh glòir nan aingle,
'S nam fianuisean thug buaidh.

Tha Prionns na sìth e féin ann,
An soillse ciùin an là ;
Is ionaltradh a shluaigh-san
Gorm, àluinn, réidh fo bhlàth.

3 An sin tha cathair Dhaibhidh ;
'S iad saor bho ànradh truagh,
Eiridh bho luchd na cuirme
Ard iolach ait nam buadh.
Iadsan a chuir le'n Ceànnard
A' chòmhstri ghoirt is chruaidh,
Tha iad an sud gu sìorruidh
'Nan trusgain gheala, nuadh.

4 O ! 's àghmhor, sona 'n tìr ud,
Is fois do shaor-shluagh Dhé ;
O ! 's àghmhor, sona 'n tìr ud,
Air 'm bheil ar cridhe 'n déigh,
O ! Iosa, ann ad thròcair,
Do'n tìr ud treòraich sinn ;
Thus' ionmholt' leis an Athair,
'S an Spiorad Naomh gach linn.

L.M.

## 60

O M' ANAM, dùisg, is leis a' ghréin,
Imich air sligh' do dhleasnais fhéin ;
Cuir dhiot gach leisg 's gu tograch, fial,
An ìobairt-mhaidne tairg do d' Dhia.

2 Gach cliù do Dhia a ghléidh mi slàn,
'S a dh' ùraich mi le fois is tàmh ;
Deònaich o 'n uaigh 'nuair dh' éireas mi,
Beatha gun chrìch an rìogh'chd na sìth.

3 Dh' ìocainn as ùr mo bhòid dhuit fhéin ;
Fuadaich mo chiont mar dhrùchd roimh 'n ghréin,
Mo smuaintean stiùir, is gléidh mo chrì,
'S le d' làithreachd fhéin, O sàsaich mi.

4 Na labhras mi 's na thig am bheachd,
Stiùir thusa 'n diugh a réir do reachd,
'S gu 'n tugainn dhuit-sa mar is còir,
Le m' thoil 's le m' chridhe cliù is glòir.

5 *Molaibh, uil' fhineachan chlann-daoin',*
*An Triath, o 'n sruth gach maitheas caoin ;*
*Molaibh air nèamh, O aingle caomh,*
*An t-Ath'r, am Mac, 's an Spiorad Naomh.*

7,7,7,5.

## 61

ATHAIR Naoimh, dean ait ar triall,
Le do ghràdh ni soills' gach ial ;
Deònaich dhuinn, ad mhaitheas fial,
Soills' aig crìch an là.

2 Shlàn'gheir Naoimh, cuir uainn gach fiamh,
'Nuair tha 'n saogh'l a' call a sgiamh ;
Deònaich dhuinn, 's sinn aosmhor, liath,
Soills' aig crìch an là.

3 Spioraid Naiomh, bi thusa leinn,
'Nuair bhios againn cràdh is teinn ;
Deònaich dhuinn, a' dol troimh 'n tuinn,
Soills' aig crìch an là.

4 Thrionaid bheannaichte nam buadh,
Teichidh duibhr' o d' làth'r gu luath,
'S anns gach ionad chi do shluagh
Soills' aig crìch an là.

10,10,10,10.

## 62

FAN maille rium! tha 'm feasgar ciaradh trom,
Is sgàil na h oidhch', a Dhé, fan thusa leam
'Nuair thig an éis, 's a thréigeas càirdean dlùth,
O thì bheir neart do 'n lag, fan maille rium!

2 Tha beatha triall, 's mo là a' tigh'nn gu crìch;
Tha maise 's glòir na talmhainn dol a dhìth:
Tha caochladh mòr ri fhaicinn air gach dùil:
O thusa chaoidh nach tréig, fan maille rium!

3 Cha'n e mo mhiann thu thriall air falbh gun dàil
Mar neach air chuairt, ach thu bhi gabhail tàimh
Am chuideachd fhéin, a Dhé, le càirdeas dlùth,
A chaoidh nan cian nach tréig, fan maille rium!

4 Na tig mar Rìgh, le uamhas, thugam fhéin,
Ach caoimhneil, tlàth, le slàinte fo do sgéith;
Làn iochd is truais ri sluagh tha cur riut cùl;
Mar charaid caomh nan truagh, fan maille rium!

5 'Nuair bha mi òg rinn thusa còmhnadh leam,
Ged b' olc mo dhòigh, 's mi triall gu bròn am dheann,
Cha d' thréig thu mi, ged nach bu mhiann leam thù,
Gu ceann mo réis, O Dhé, fan maille rium!

6 Gach uair de'n là thoir dhomh do làithreachd threun;
Ciod ach do ghràs bheir buaidh air Sàtan fhéin?
Cò ach thu fhéin bhios dhòmhsa mar reul-iùil?
Gach oidhch' is là, O Dhé, fan maille rium!

7 'Nuair tha thu dlùth cha'n eagal leam aon nàmh:
Tha m' inntinn stòld, 's tha uilc is deòir 'nan tàmh;
Bho 'n thug thu buaidh air bàs is uaigh le cliù,
'Nuair sheas thu 'n àit' do shluaigh, fan maille rium!

8 Cum suas do chrann gach àm am shealladh fhéin ;
Le d' sholus àigh stiùir mi do ghnàth 's gach ceum;
Tha 'n sgàil a' triall, 's tha mhadainn shìorruidh dlùth:
Tra bhios mi 'n so, O Dhé, fan maille rium !

6,6,6,6,8,8. **63**

ARD-THRIATH nan nèamh gu h-àrd,
Cia taitneach, àillidh, aoidh,
Tigh-còmhnuidh caomh do ghràidh,
Do theampull talmhaidh gaoil.
Do theach is è
Mo thlachd gach là,
Le iarraidh bhlàth
Air làithreachd Dhé.

2 Cia tlachdmhor sleuchdadh sìos,
'S an àite dh' òrdaich Dia ;
Cia sona 'n sluagh, gu fìor,
Ni aoradh ann gach ial :
Le chliù 'ga luaidh,
Cia sona 'n dream
Le'n caomh an ceum
Gu d' thulaich shuas !

3 Theid iad o neart gu neart,
Troimh fhàsach duibhr' is deòir,
'S an nochdar iad ad theach,
Am flaitheas àrd na glòir :
O 'n t-ionad àigh,
D' an stiùir an Righ
Ar ceuman sgìth,
Aig crìch ar là !

7,7,7. 

## 64

THIGHEARN, leis an dà no trì
Làthair deònaich, fhéin gu 'm bì,
'S riutsa togaidh sinn ar crì.

2 Iosa, 's ann trid t' fhuil, gu beachd,
Dhòirt thu ghlanadh uainn ar peac',
Chum do chathrach ni sinn teachd.

3 Thus' tha eòlach air ar teinn,
Glaodh a' chreidimh deònaich dhuinn,
'S gu bhi tagradh, teagaisg sinn.

4 Stiùir thu sinn, 's an t-slìghe sheòl,
'S "Abba, Athair" chuir 'n ar beòil,
Teachd le 'r n-ùrnuigh chum do stòil.

5 Spioraid Naoimh, O crom do chluas;
Ri ar laigse mhòir gabh truas;
Eisd an glaodh a theid uainn suas.

6 Ghéilleadh feòil is crì 's an dàil;
Ach tha neach taobh stigh de 'n sgàil,
D' an toir Dia gach nì mar 's àill.

7 Dia 'n t-Athair, am Mac tha caoin,
Is an Spiorad Naomh faraon,
Glòir gu bràth do 'n Trùir-an-Aon!

C.M.

## 65

FEUCH, Iosa, Buachaill Israeil,
Làn sgeadaichte le gràdh,
Togail gu baigheil uan nan treud
'S 'g am beannachadh le làimh.

2 "Na bacaibh dhoibh," thuirt e gu caomh,
"Do m' ionnsuidh-sa bhi teachd,
Oir 's ann gu 'n leith'd a shàbhaladh,
A thàinig mi gu beachd."

3 Gun dàil, O Iosa, bheir sinn iad
Gu taingeil ann ad làth'r;
O deònaich dhoibh do shlainte mhòr,
Is beannaich iad gu bràth.

C.M.

## 66

MAR thug Thu féin do d' shluagh an àithn',
Gu h-iriosal is ciùin,
So ni mi Thriath a dh' fhuiling bàs
Is cuimhnichidh mi thu.

2 Do chorp sa bhriseadh air mo sgàth,
Gur h-e mo lòn o nèamh;
'S e 'n cupan cuimhneachan do ghràidh,
Do m' anam feadh gach ré.

3 Getsemane an dearmaid mi?
'S do chràdh an sin cho geur;
Am fallus fuilteach dhòirt thu ann,
Sin cuimhnicheam gu léir.

4 'Nuair sheallas mi air crann na tàir
Bha shuas air Calbharì,
O Uain mo Dhé, m' fhìor-iobairt ghràidh,
Do chuimhneachadh ni mi.

5 Seadh cuimhnicheam air t' uile phian,
'S an gràdh a bha cho dlùth ;
Cho fad 's tha anail ann am chliabh
Cha dì-chuimhnich mi thu.

6 'Nuair bhios na bilean bochd so balbh,
'S a theid mo chuimhne dhìth,
Ad rìoghachd 'nuair a gheibh thu sealbh,
A Thriath, 'n sin cuimhnich mi.

6,6,4,6,6,6,4.

## 67

DHÉ, chuir le d' ghuth fa sgaoil
Eas-òrdugh 's duibhre 'n t-saogh'l,
'S theich iad gu teann;
O éisd ar n-ùrnuigh dhian,
'S gach àit' nach faca grian
An t-soisgeil ghlòrmhoir fhial,
Biodh solus ann !

2 O thusa cheil do ghlòir,
A theachd a nuas g' ar còir,
'S sinn dìblidh, fann ;
'S a' chridhe lag cuir lùth,
'S do 'n dall thoir fosgladh-shùl,
An saoghal mòr g' a chùl,
Biodh solus ann !

3 A Spioraid fhìr is chaoimh,
Gabh sgiath, a chalmain naoimh,
'S thig oirnne teann ;
Air gnùis nan uisgean gluais,
Do lòchran gràis tog suas,
'S an saoghal dorcha, truagh,
Biodh solus ann !

4 A Thrionaid bheannaicht' àill,
Gliocas, is neart, is gràdh,
Gun chrìch, gun cheann ;
Gu farsuinn mar tha 'n cuan,
A' sìneadh deas is tuath
Thar aghaidh 'n t-saogh'l mu 'n cuairt,
Biodh solus ann !

7,6,7,6.

## 68

ARD chliù do Rìgh na slàinte,
Hosanah do Mhac Dhé,
Le h-iolach cuiribh fàilt' air,
A shlòigh na cruinne le !
Feuch, thàinig e sgrios eu-ceirt,
A chur nan tràill fa sgaoil ;
Thoirt seachad iobairt-réitich ;
'S a dh' éigheach sìth do dhaoin'.

2 Mar fhrasan ni e tùirlinn
Air gnùis an fhearainn chruaidh ;
Mar fhàileadh ròsan cùbhraidh,
Ni aiteas naomh dol suas.
Bidh theachdair air na sléibhtean
Ag éigheach roimhe sìth ;
Is còir is ceart 'na cheumaibh,
Mar fhìor-uisg' éiridh nìos.

3 Borb Innseanaich an fhàsaich,
Sìos lùbaidh dhasan glùn,
Is Africa nan tràillean,
Chi fathasd glòir a ghnùis.
O iomaill chéin gach tìre,
An sìth thig luingis àrd,
Chum saoibhreas mòr nan Innsean,
Mar chìs gu 'n toir iad dha.

4 'N a làthair sleuchdaidh rìghrean,
A' giùlan òir is tùis ;
Dha aoraidh sluagh gach tìre,
Is bheir gach treubh dha cliù.
An sìol chaidh chur le deuraibh,
Bidh fliuch le drùchd nam beann ;
'S an àird ni thoradh éirigh,
Mar Lebanon nan crann.

5 Gach nàmh bidh dhasan strìochdta,
A rìoghachd bidh bith-bhuan ;
Oig', slàinte, buaidh, is sìochaint,
Suas lìonaidh cup' a shluaigh.
'S ged theirgeas tìm, cha dìobair
A chomh-cheangal gu bràth ;
Is mairidh ainm gu sìorruidh,
Ainm prìseil mòr a ghràidh.

7,6 7,6,7,6,7,6.

## 69

BHO bheanntan reòta *Ghreenland*,
Bho Innsean teith nan slògh,
Bho *Africa* nam fuaran
Bheir uath' a' ghaineamh òir ;
Bho iomadh abhainn aosmhor,
'S bho iomadh réidhlein uain',
Tha ruinne, air son saorsa,
An glaodh tigh'n thar a' chuain.

2 Air *Ceylon* ged a shéideas
A' ghaoth gu cùbhraidh, tlàth,
Ged tha gach sealladh ceutach,
'S an duine mhàin 'n a ghràin ;
Mòr mhaitheas Dhé tha 'n dìomhain
Air ìocadh air gach taobh,
Tha truaghain dhall na tìr' sin
A' strìochd' do dh' iodhail fhaoin.

3 'N dean sinne th'air ar stiùradh
  Le gliocas iùil o'n àird,
An lòchran nèamhaidh dhiùltadh
  Do'n dream tha 'n duibhr' a' bhais?
Dean slàint' do pheacaich éigheach,
  Dean sgeul nam buadh a sheirm,
Gus am bi gach creutair
  Air géill a thoirt do'n ghairm.

4 Dean ruith, a sgéil na saorsa,
  Air carbad gaoith is cuain,
Gus, anns gach cearn de'n t-saoghal,
  An cluinn gach aon an fhuaim.
'S an duine air a shaoradh,
  Le ìobairt ghràidh an Uain,
Ag éigheach o gach taobh ris,
  E theachd g' a rìoghachd gu luath.

6,6,6,6,8,8.

## 70

1 AR stéidh 's e Iosa Crìosd,
  Togaidh sinn air a mhàin;
Le 'naoimh bha dìleas, fìor,
  Tha cùirtean nèimhe làn;
    'Na chaoimhneas gràidh
      Ar dòchas thà
      A nis ri gràs,
    'S air nèamh ar n-àgh.

2 Ar cliù 's ar moladh àrd
  Lìonaidh na cùirtean shuas,
Is seinnidh sinn gu bràth
  Do Thrionaid mhòr nam buadh;

A' cur an céill
Le òran naomh
Ard ainm ro chaomh
Is cliù ar Dé.

3 A Dhé ro ghràsmhoir, bì
Dlùth dhuinne nis 's gach ré;
Gabh ri ar bòidean fìor
Is cluinn ar n-osnaidh gheur;
Gu pailte lìon
Luchd-ùrnuigh caomh,
Gach latha naomh,
Le sonas fìor.

4 Cuir oirnn a nuas o nèamh
Saor-ghràs a réir ar miann,
Is biodh do ghràs mar sheilbh
A' leantainn ruinn gach ial;
Gu ruig an là
'S an teid do shluagh
Gu fois bhith-bhuan
A ghairm an àird.

C.M.

## 71

O DHÉ, bi leinn 'n uair sheòlas sinn
Air doimhneachd a' chuain mhòir,
'S an àm na faire anns an oidhch',
Thoir dhuinn do dhìon 's do threòir.

2 Cha'n eagal dhuinn ged shèideadh gaoth,
'S ged bheucadh tuinn a' chuain
Mu 'n cuairt oirnn air gach taobh, a Dhé,
Fo d' ghleidheadh féin gach uair.

3 Is leatsa ciùine, 's gaoth, is stoirm,
'S an cuan 's am fonn gu léir;
An glaic do làimhe gleidhear iad,
A chum nach dean iad beud.

4 Air fairge ghuirm Ghennesaret
'Nuair dh'éirich tonnan borb,
'S le geilt 'nuair chlisg do dheisciobuil,
Le t' fhacal chaisg thu 'n stoirm.

5 Mar so, 'nuair dh'éireas stoirmean bras
'Nar n-inntinn thruaillidh chlaoin,
Bi thusa leinn, a Dhé nam feart,
'S cuir tosd orra maraon.

6 Troimh ànradh cuain na beatha so,
Bi féin dhuinn mar fhear-iùil
Gach àm gu 'n ruig sinn tìr an àigh,
Is glac 'nad làimh an stiùir.

7 Do 'n Athair is do 'n Mhac maraon,
'S do Spiorad Naomh nan gràs,
Biodh cliù is urram agus glòir,
A nis agus gu bràth.

8,8,8,8,8,8.

## 72

O ATHAIR shìorruidh, 'n tearnadh treun,
Chuir cuan fo ghéill do d' ghàirdean fhéin,
Tha toirt na h-àithne mhòir do 'n mhuir,
'S na crìochan roimp' air tùs a chuir,
An ùrnuigh éisd tha 'g éirigh uainn
As leth nan uil' tha 'n gàbhadh cuain.

2 O Chrìosd a chronaich, is fo fhiamh
Luidh onfhadh àrd nan stuadh gu fiath,
Thusa a dh' imich druim a' chuain,
'S an sàrach-mara bha 'nad 'shuain,
An ùrnuigh éisd tha 'g éirigh uainn
As leth nan uil' tha 'n gàbhadh cuain.

3 O Spioraid Naoimh, aig tùs an t-saogh'l,
Air bhàrr na doimhn' do sgiathan sgaoil,
A chaisg gach buaireas borb is strì,
'S a shìolaidh dùil gu ciùine 's sìth,
An ùrnuigh éisd tha 'g éirigh uainn
As leth nan uil' tha 'n gàbhadh cuain.

4 O Thrionaid bheannaichte nan gràs,
Ar bràithrean dìon 'nan uile chàs;
Bho sgeir, bho shìon, bho theine, 's nàmh,
Bi thus' ad thearmunn dhoibh gun tàmh:
Dhuit éiridh 'n sin, o mhuir 's o thìr,
Ard laoidhean-molaidh ait gu sìor. Amen.

6,6,6,6,4,4,4,4.

## 73

OS cionn gorm-bhrat nan speur,
Am flaitheanas na glòir,
Tha feachd àrd-aingle Dhé,
A' seinn a chliù ro mhòr.
Hallelùiah!
Biodh gràdh a' luaidh
Air Dia nan sluagh,
Hallelùiah!

2 Gheibh Dia o lean'ban òg,
Air thalamh cliù is glòir ;
Is sinne fòs ni ceòl
'S a' chòisir mar is còir.
Hullelùiah !
Ni sinne luaidh
Air Dia nan sluagh,
Hallelùiah !

3 Dhé bheannaichte, do ghràs
Thoir dhuinne, t' òigridh lag,
Is foillsich dhuinn gu bràth,
Do mhaitheas féin gu pailt.
Hallelùiah !
Ni sinn sìor-luaidh
Air Dia nan sluagh,
Hallelùiah !

4 O gu'm biodh t' fhacal naomh
A' ruith o thràigh gu tràigh,
S gu'm faigheadh sluagh an t-saogh'l
Saor-theachdaireachd an àigh.
Hallelùiah !
Gach dùil ni luaidh
Air Dia nan sluagh,
Hallelùiah !

C.M.

## 74

DO mhaitheas aidicheam, a Dhé,
'S do chaoimhneas sèimh gach là ;
Mo bhiadh, mo dheoch, is m' aodach, 's iad
Tabhartas fial do làmh.

2 'S tu tha 'g am theasairginn gach uair
O chunnart cruaidh 's o bhàs
An anail tha mi tarraing suas,
A Dhé 's ann uait-sa tà.

3 Tha t' ainglean caomh 'g am dhìon gu dlùth,
'S aig ceann mo leapa tàmh ;
'S cha 'n 'eil mi fàgail beachd do shùl,
A dh' oidhche no a là.

4 Mo phàrantan 's gach caraid beò,
Is sochair mhòr na slàint',
'S gach maitheas eile a thig orm,
'S tu dheònaich iad a mhàin.

5 Na fiachan trom so, Athair chaoimh,
Cha phàighear leam gu bràth ;
O, thugam dhuitse le teas-rùn,
Sàr ùmhlachd 's cliù a ghnàth.

6,5,6,5.

## 75

TEUDAN òir cia fonnmhor,
'S ceòl nan aingeal grinn,
Dorsan àillidh fosgailt',
Fosgailte do 'n Rìgh ;
Iosa, Rìgh na glòire,
Iosa, Rìgh a' ghràidh,
Chaidh e suas gu buadhmhor,
'S shuidh air cathair àird.

Nis tha 'n obair crìochnaicht',
Seinnidh sinn gu binn ;
Chaidh e suas gu greadhnach !
Glòir do Chrìosd gach linn !

2 Thàinig e g' ar saoradh,
'S dh' fhuiling bàs is bròn;
Nis, aig deas-làimh Athar,
Feuch e crùint' le glòir;
Tuille cha ruig beud air,
Chaoidh cha'n fhaic e bàs
Iosa, Rìgh na glòire,
Chaidh a suas gu h-àrd.

3 Ghnàth as leth a chloinne,
Tha e tagar shuas,
E 'g an gairm gu flaitheas,
'S a' cur gràis a nuas;
Dachaidh àigh tha feitheamh
Air an son gu h-àrd;
Sìorruidh tha a bheatha,
Sìorruidh bidh a ghràdh.

8,4,8,4,8,8,8,4. **76**

THA Fear caomh ann thar nan uile;
O meud a ghràidh!
Thar gràdh bràth'r tha ghràdh-san dhuinne;
O meud a ghràidh!
Feudaidh càch fàs umainn suarach;
Tlàth an diugh, 's am màireach gruamach;
Annsan gheibh sinn gràdh nach fuaraich;
O meud a ghràidh!

2 Eòlas air is slàinte shìorruidh;
O meud a ghràidh!

Dhasan, feuch, cia mòr ar fiachan;
O meud a ghràidh!
Rinn e fhuil 'n ar n-àite dhòrtadh;
Theasairg e 's an fhàsach mhòr sinn;
'S thug e steach gu caomh d' a chrò sinn;
O meud a ghràidh!

3 Iosa naomh, am b' aill leat fhaotainn?
O meud a ghràidh!
Thoir thu fhéin gu toileach, saor, dha;
O meud a ghràidh!
Creid do lòn gach àm gu'm faigh thu;
Bidh e leat a réir a gheallaidh;
Tog a chuing an àird is lean e;
O meud a ghràidh!

4 Maithear dhuit do pheacaidh uile;
O meud a ghràidh!
Cìosnaichear do nàimh gu buileach;
O meud a ghràidh!
Rogha bheannachd gheibh thu 'n còmhnuidh;
Nì ach maith cha leig ad chòir-sa;
'S bheir e tearuinte gu glòir thu;
O meud a ghràidh!

5 Molaidh sinn an sin gu bràth e;
O meud a ghràidh!
Tilgidh sinn ar crùin 'na làthair;
O meud a ghràidh!
Togaidh sinn an sin buaidh-chaithream,
'Nuair a gheibh sinn thun a chathrach;
'S seinnidh sinn le slòigh nam flaitheas;
O meud a ghràidh!

8,7,8,7,4,7.

## 77

SHLAN'GHEIR chaoimh, mar bhuachaill stiùir sinn :
Tha do chùram feumail dhuinn :
Beathaich sinn air cluainibh cùbhraidh,
'S ullaich dhuinn do mhainnir ghrinn :
Iosa bheannaicht',
Rinn ar ceannach, 's leatsa sinn.

2 'S leatsa sinn ; ré fad ar cùrsa
Dean dhuinn iùl, a charaid chaoin ;
Bho gach olc 's gach cunnart cum sinn ;
Gléidh sinn o gach slighe chlaoin :
Iosa bheannaicht',
Gabh ruinn uile, 's éisd ar glaodh.

3 Gheall thu gabhail ruinn gu gràsmhor,
Ged a tha sinn peacach, bochd ;
Ann ad chumhachd mòr 's ad mhaitheas,
Saor is glan sinn o gach lochd :
Iosa bheannaicht',
Pilleamaid riut fhéin gu moch.

4 Earbamaid gu moch á t' fhàbhar ;
Ghnàth do thoil-sa deanar leinn ;
Thriath ro bheannaicht' is a Shlàn'gheir,
Lìon ar crì le d' làithreachd ghrinn :
Iosa bheannaicht',
Thoir do ghràdh dhuinn feadh gach linn.

6,5,6,5.

## 78

IOSA, àrd 's na nèamhan,
Crom do chluas r' ar glaodh ;
'S 'nuair a ni sinn sleuchdadh,
Eisd r' ar guth gu caomh.

2 Ged tha thu cho naomha,
Ard-Rìgh mhòir nan dùl,
Cromaidh tu g' ar n-éisdeachd,
Cur an céill do chliù.

3 'S leanaban beaga, faoin, sinn,
Ullamh gu dol ceàrr ;
Shlàn'gheir, gléidh is stiùir sinn,
Chum na tìr' as fheàrr

4 Cum sinn o gach eu-ceart;
Stiùir ar ceum gach là ;
Glan sinn o gach peacadh ;
Lìon ar crì le d' ghràdh.

5 'N sin 'nuair ghairmeas Crìosd sinn
Suas gu tìr an àigh,
Freagramaid gu h-aoibhneach,
"Thig, a Shlàn'gheir ghràidh !"

8,6,8,5.

## 79

'NUAIR a thig e, 'nuair a thig e,
A thional a sheudan,
Seudan luachmhor, seudan àillidh,
Uil' annsachd 's a rùn.

Mar na reultan 's na h-àrdaibh,
Air a choron a' dearrsadh,
Ni iad dealradh 'nan àilleachd,
Glan sheudan a chrùin.

2 Ni e 'n tional, ni e 'n tional,
  Gu dealradh 'na rìoghachd ;
Na tha soilleir, na tha fìor-ghlan,
  Uil' annsachd 's a rùn.

3 'S iad an òigridh, 's iad an òigridh
  Thug gràdh do 'n Fhear-shaoraidh,
Sin na seudan, sin na seudan,
  Uil' annsachd 's a rùn.

7,6,7,6,D.

## 80

AIG cloinn tha caraid gràsmhor
  Gu h-àrd os cionn nan speur,
An caraid caomh nach fàilnich,
  'S a ghràdh a chaoidh nach tréig.
Neo-choltach ris na càirdean
  Tha 'n triall gach là do 'n uaigh,
Tha 'n caraid so neo-bhàsmhor,
  'S tha 'ainm ro àrd r'a luaidh.

2 Aig cloinn tha fois 's an àros
  Gu h-àrd os cionn nan speur ;
A' chlann a tha toirt gràidh dha,
  'S ag iarraidh gràsan Dhé,
Tha fois ac' o gach ànradh,
  Gach peacadh, 's gàbhadh geur ;
A chaoidh nan cian cha'n fhàilnich
  An fhois tha 'n àros Dhé.

3 Aig cloinn tha dachaidh àghmhor,
  Gu h-àrd os cionn nan speur ;
Tha aoibhneas, sìth, is gràdh ac',
  Fo riaghladh àrd Mhic Dhé ;

Air thalamh cha'n 'eil fàrdach
Thig suas ri àros nèimh,
Tha h-uile h-aon tha tàmh ann
Cho làn de shonas sèimh.

4 Aig cloinn tha crùintean àluinn
Gu h-àrd os cionn nan speur;
Is gheibh gach aon 'na thràth iad
Tha 'g earbs' an gràdh Mhic Dhé;
Sàr chrùintean maiseach glòire,
A bheir Iehòbha treun,
Do 'n dream tha falbh 'na chòmhdhail,
'S a' toirt d' a òrdugh géill.

5 Aig cloinn tha òran gràsmhor
Gu h-àrd os cionn nan speur;
Is seinnidh iad air clàrsaich
Mu bhuaidhean àrd Mhic Dhé.
Gu h-àrd tha sonas sìorruidh
A' tigh'n o Chrìosd gach uair;
A chlann, grad thugaibh gràdh dha,
'S bidh agaibh slàint' bhith-bhuan.

8,6,8,6,8. **81**

MU chathair Dhé 's na nèamhan shuas,
Tha mìltean cloinne ghnàth;
Gach peacadh ghlan an Slàn'ghear uap',
Sud comunn naomh an àigh,
'S iad a' luaidh a ghlòir gu sìorruidh.

2 An trusgan geal as àillidh snuadh.
Gach aon diubh sgeadaicht' thà,
A' tàmh an soillse tha bith-bhuan,
Is mùirn nach traoigh gu bràth,
'S iad a' luaidh a ghlòir gu sìorruidh.

3 Ciod thug iad so do thìr an àigh,
Do dhachaidh àird nan naomh?
Far am bheil sonas, sìth, is gràdh;
Cò stiùir an òigridh chaomh?
'S iad a' luaidh a ghlòir gu sìorruidh.

4 An Slàn'ghear caomh, dhoirt esan fhuil,
Bho pheacadh g' an cur saor;
'S a nis air ionnlad anns an tuil,
Feuch, tha iad geal gach aon,
'S iad a' luaidh a ghlòir gu sìorruidh.

5 Air thalamh dh' iarr iad a shaor-ghràs,
'S air 'ainm bu chaomh leo luaidh;
'S tha iad a nis 's na nèamhan àrd,
A' tàmh an làth'r an Uain,
'S iad a' luaidh a ghlòir gu sìorruidh.

6,4,6,4,6,7,6,4.

## 82

FEUCH, tha tìr aoibhinn ann,
Fad', fada 'n céin,
Far am bi naoimh an glòir,
Soillseach gu léir.
O, 's binn-cheolach an glaodh,
"'S airidh ar Fear-saoraidh caomh,'
Seinnibh a chliù maraon,
Luaidhibh do shìor.

2 Thig do 'n tìr aoibhinn so,
Thig, thig an dràsd ;
C' uim' bhiodh tu 'n ioma-cheist ?
C' uim' ni thu dàil ?
O, bidh ar n-aoibhneas buan,
Saor o chiont 's gach uile thruaigh,
Còmhnuidh an Sìon shuas,
Son', sona ghnàth.

3 'S ait 's an tìr aoibhinn ud
Dealradh gach sùl' ;
Gléidht' ann an glacaibh Dhé,
Gràdh cha teid aog.
Greas, greas a dh' ionnsuidh glòir,
Coisinn crùn is rìoghachd fòs,
'S dealrach thar gréin tràth nòin,
Rìoghaich a chaoidh.

7,6,7,6,D. 

## 83

TEARUINT' an caomh-ghlaic Iosa,
Tèaruint' air uchd a ghràidh,
Falaicht' fo sgàil a thròcair,
M' anam gheibh sòlas àigh.
Eisdibh na h-aingle gairm rium,
Eisdibh an t-òran binn,
Nall thar nan cluaintean glòrmhor,
Nall thar an òr-chuain ghrinn !

Tèaruint' an caomh-ghlaic Iosa
Tèaruint' air uchd a ghràidh
Falaicht' fo sgàil a thròcair,
M' anam gheibh sòlas àigh.

2 Tèaruint' an caomh-ghlaic Iosa.
Tèaruint' o chual 's o chlaoidh,
Tèaruint' o bhuaireadh saogh'lta,
Peacadh cha chiùrr mi chaoidh;
Teagamhan, geilt, is doilghios,
Fògraidh e uam gu léir;
'S geàrr gus an sguir gach àmhghar,
'S falbhaidh gun dàil gach deur.

3 Iosa, mo thèarmunn gràdhach,
Bhàsaich e air mo sgàth;
Carraig nan Àl ni stéidh dhomh,
Bunait nach géill gu bràth!
Feitheam an so 's an sgaoilear
'N oidhche bha cianail, dall,
Feitheam air briseadh-fàire,
Dearrs' air an òr-thraigh thall.

4,4,6,4,4,6.

## 84

THA mhadainn àill',
Le 'soillse àigh,
'G am dhùsgadh suas á m' shuain
Is fios domh 's è
Gràdh saoibhir Dhé,
Ghabh cùram caomh d' a uain.

2 Ré 'n là gu léir,
Guidheam ort fhéin,
Thoir dìon is stiùradh caomh
Gach lochd glan uam,
Ad fhuil thar luach.
Is fanam aig do thaobh.

3 O cuir do shìth
A steach am chrì,
A Spioraid mhaith is mhòir;
Iompaich mi, Dhé,
Gu d' choltas fhéin,
Is ullaich mi chum glòir.

6,5,7,5. 

## 85

NIS tha 'n là air caochladh,
'S neul na h-oidhche dlùth,
Bratach dhorch' an fheasgair
Sgaoileadh os ar cionn.

2 Rionnagan a' deàrrsadh
Ann an cuairt nan speur,
Is luchd-taimh nan coilltean
Cur an cinn fo 'n sgéith.

3 Do gach aon tha 'n airtneul,
Iosa, tabhair fois;
Le do bheannachd chaoimhneil,
Thoir do m' shuilean clos.

4 Taisbean do na leanbaibh
Sealladh naomh ort féin;
Gleidh an dream tha seòladh
Mach air cuan nan teinn.

5 Thoir do chloinn na h-àmhghair
Faothachadh bho 'm pian;
'N cridh' tha dealbh na h-eucoir,
Cum le d' ghras fo rian.

6 Aithn' thoir do na h-aingle
Faire ré na h-oidhch';
Sgaoilt' os cionn mo leapa,
Bidh an sgiathan soills'.

7 'Nuair thig briseadh fàire
Eiridh mi bho m' shuain,
Ann ad ghealladh naomha,
Urail, glan, gun ghruaim.

8 Gloir gu 'n robh do 'n Athair;
Moladh mòr do 'n Mhac;
Cliù do 'n spiorad shìorruidh,
Feadh gach linn ri teachd.

8,7,8,4.

## 86

REUL na sìth do'n neach tha saruicht'
'S ait do dhearrsadh do mo chridh,
Fòir am maraiche tha 'n ànradh,
Cìan air chuan sgith.

2 Reul an dòchais boillsg air chuantan
Ciuinich osnaich luchd na stri,
Beannaich clos an fhir tha 'n cruadal,
Cìan air chuan sgith.

3 Reul a' chreidimh 'nam an fhuathais
'S tu bheir fasgadh bho 'n a ghaoith,
Saor an ti ta air a luasgadh
Cìan air chuan sgith.

4 Reul nam flaitheas stiuir a cheuman
Thoir an seachranach gu sìth,
'S iomadh deuchainn rinn a leireadh
Cìan air chuan sgith.

8,7.8,7,8,7.

## 87

THRIATH, le d' bheannachd cuir fa sgaoil sinn,
Lìon ar crì le gean is sìth;
Biodh do ghràdh-sa aig gach aon dinn,
'S uaill á d' ghràs ni sinn gun dìth;
Uraich fhéin sinn,
Air ar slighe troimh 'n t-saogh'l.

2 Glòir is moladh bheir sinn dhuit-sa
Air son fuaim an t soisgeil àigh;
Gu'n robh toradh pailt do shlàinte
Ann ar crì 's 'nar beatha ghnàth;
Is do làithreachd,
Bitheadh leinn a nis 's gu bràth.



# 88

C.M.D. AN IERUSALEM NUADH.

O MHATHAIR chaomh, Ierusalem,
  Ad ionnsuidh cuin thig mi;
O cuin a chriochnaichear mo bhròn,
  Is t' aoibhneas cuin a chì ;
O thìr tha taitneach sòlasach,
  O chala ait nan Saoi,
Cha 'n fhaighear bròn am feasd ad chòir
  No cùram saoth'r no caoidh.

2 Cha 'n fhaighear tinneas annad féin
  No creuchd air bith no leòn ;
'S cha 'n fhaighear bàs no sealladh grànd',
  Ach beatha ghnàth ad chòir.
Neul dorch' cha chuir ort sgàil a chaoidh,
  Is oidhch' cha bhi na's mò ;
Ach dealraichidh gach neach mar ghréin
  An solus Dhé na glòir.

3 Cha 'n 'eil innt' sannt no ana-miann,
  No farmad fòs no strì ;
Cha 'n eil innt' acras, tart, no teas,
  Ach taitneasan gun dìth.
Ierusaleim, Ierusaleim,
  Mo mhiann bhi annad shuas ;
O, b' fhearr gu 'n criochnaicheadh mo bhròn,
  'S gu 'm faicinn t' aoibhneas buan.

4 O Dhé, mo mhiann Ierusalem,
Gu 'n dàil gu 'm faicinn féin,
Oir tha i làn de shòlasaibh
Nach eòl domh chur an céill.
'S ro shoilleir 'tùir 's a binnein àrd
Le deàrrsadh mhòran leug,
Le iasper, criosolit 's gach clach
As taitniche na chéil.

5 Ierusaleim, Ierusaleim,
Cuin chi mi t' aoibhneas mòr?
Gun dàil, O Dhé, thoir dhachaidh mi,
Is criochnaich m' uile bhròn.
Am aodann, Dhé, O sgriobh-sa t' ainm,
'S thoir mi á so gu luath,
Chum tàmh leat féin an sonas àrd
A' seinn do chliù gu buan.

6 O m' thruaighibh saor mi, Dhé, gun dàil,
A chum le danachd mhòir,
Am chòmhnuidh leat 'n Ierusalem,
Gu 'n dearc mi air do ghlòir;
'S gu 'm faic mi 'n Sion gnùis mo Rìgh,
Mo Dhia, mo ghràdh 's mo rùn,
A chi mi nis tro' ghloine dhuirch,
Ach shuas le sealladh sùl.

## 89

DUISG, O m' anam, suas o t' àmhghar
'S Rìgh Dia nan dùl ;
Na bi 'n imcheist mu 'n là màireach,
'S léir dha do chùis ;

Suaimhneas maireann agus sòlas,
Gheibh thu uaith ma 's e do dhòchas;
A thoil nèamhaidh lean an còmhnuidh,
        Ann cuir do dhùil.

2 Na biodh geilt ort 'n àm na deuchainn,
        'S e Dia do sgiath;
Gleidhidh e thu seasgar, tèaruint',
        Ged thaom gach sian;
Thùirling Criosd o nèamh na glòire
Am mòr-ghràdh do pheacaich leòinte,
'S bheir d' a shluagh 'raon slàint', is stòras,
        Gu suthainn, sìor.

3 Seall-sa ris-san, anns gach cruaidh-chàs
        Bidh dluth do d' cheum;
Ni 'n làmh a dh' oibrich saorsa bhuadhmhor,
        Do shlighe réidh:
Cuir do dhòigh 'na neart, 's 'na thruas-san,
Dionar thu o olc 's o uamhunn;
'Nuair tha feachd nan nèamh mu'n cuairt duit
        C'arson an géill?

## 90

SHAIGHDEIR Chrìosduidh, dùisg 's bi gleusda,
    Do cheann-feadhna tha 'g ad ghairm;
Ri h-uchd cruadail bi-sa treubhach,
  Gaisgeil, dìleas bi fo t' airm:
Beairtich ort an armachd Chrìosduidh,
  Chaoidh na strìochd gu sìth bhios nàr';
Biodh do bhuille ghnàth na 's géire
  Mar is déine bhios do nàmh.

2 *Fìrinn* biodh 'n a crios mu 'n cuairt duit,
'S gleidhidh i gach arm an àit';
Cha tig dìlinn bheirear buaidh ort,
Leis an *Fhirinn*, 'cur a' bhlàir:
*Fìreantachd* ad rùn 's ad bheusan
'S mòr a feum an là na strì;
Ach O! biodh *Fìreantachd* Mhic Dhé duit
Mar *Uchd-éideadh* dìon do chrì.

3 *Ullachadh* an *t-Soisgeil* ghràsmhoir
Biodh mar *Chaisbheirt* dhuit 's gach àm,
'S *Dòchas àigh* ri buaidh is slàinte
Biodh mar *Chlogad* air do cheann:
'S 'nuair tha 'n nàmhaid tigh'n ro dhàn ort,
*Claidhe' 'n Spioraid*, *Facal Dhé*,
Dean-sa iomairt, 's bheir gu làr iad,
Dh' aindeoin neirt, no guin am beum.

4 'Nuair is uamharr' spàirn is gàbhadh,
An gleann dorcha sgàil a' bhàis,
'S 'nuair is beucaiche tha Sàtan,
*Sgiath a' Chreidimh* tog an àird:
Sin bidh saighdean teinnteach buairidh
Air am bàthadh ann am fuil
'N Ti thug gràdh dhuit, 's ni ort fuasgladh,
Dol troimh 'n teine, no troimh 'n tuil.

5 'S ged a bhiodh tu leòinte, claoidhte,
Dean *Urnuigh* gun sgìos, gun sgur;
'S i *Urnuigh* cobhair a' Chrìosduidh,
'Nuair is ìsl' e, 's mò a buil:
Daonnan ri d' Cheann-feadhn' ag éigheach,
Innis dha gach creuchd is càs;
Ni do neartachadh mu 'n géill thu,
No do thogail rìs an àird.

7,7,7,7.

# 91

CO iad so le trusgain shoills',
  Sluagh do-àireamh, àrd an glòir,
Seinn gu h-ait a là 's a dh' oidhch',
  Taobh na h-altrach le binn-cheòl?

2 "'S airidh 'n t-Uan a fhuair am bàs,
  Moladh àrd, is cliù, is buaidh,
Umhlachd, urram, agus gràdh,
  Iocadh dha gach àm 's gach uair!"

3 Slighe dhocair, ànrach, sgìth,
  Shiubhail iad tro' bhròn 's tro' phéin;
Nis tha iad mu 'n chathair-rìgh,
  Sgeadaicht' ann an ìomhaigh Dhé.

4 Dealrach ann an éideadh nuadh,
  Geugan pailme anns gach làimh;
'S e 'm Fear-saoraidh thug dhoibh buaidh
  Thar gach buairidh is gach nàimh.

5 Saor o dhìth, o thart, 's o thruaigh,
  Craobh na beatha dhoibh mar lòn;
Rìgh nan Rìghrean, Crìosd, an t-Uan,
  Stiùraidh iad gu uisge beò.

6 Sòlas àrd tha 'n àite bhròin,
  An àit' eagail, sìth is gràdh;
Siabaidh Dia e féin na deòir
  Bho gach sùil, gu tur 's gu bràth.

C.M.

## 92

THA guth a' teachd a nuas o nèamh,
O, 's ait' e 'n àm a' bhàis,
Tha teachdaireachd an àigh a' toirt
Saors' o na h-uile chràdh.

2 Sgrìobh, so mar deir an Spiorad Naomh,
Sgrìobh briathran Dhé nan Gràs,
"'S beannaicht' o so a mach na mairbh
A gheibh an Iosa bàs.

3 "Tha fois aca o shaoth'r 's o chaoidh,
Tha 'n suaimhneas buan gu bràth ;
Leanaidh an oibre iad air fad,
An creideamh is an gràdh."

C.M.

## 93

C' ARSON tha 'n t-ionracan fo sprochd,
A' triall troimh ghleann nan deur?
An dìobair Dia an àm na h-àirc,
'S nach dean e taic 'na fheum?

2 Feuch, eòin nan speur tha seinn gu binn,
Cha chuir iad sìol 's cha bhuain,
Gidheadh tha Dia a' freasdal dhaibh
Le chaoimhneas càirdeil, buan.

3 Feuch, blàithean maoth nan cluaintean ùr
Cha saothraich iad 's cha snìomh,
Gidheadh air Solamh féin cha robh
Deise cho àillidh riamh.

4 An Dia a dh' éisdeas gairm nan eun,
'S a chòmhdaicheas gach blàth,
Nach solair e do 'n chrìosdaidh chaomh,
A mhaoin o là gu là ?

5 An toiseach iarraibh rìoghachd Dhé,
Is fhìreantachd gu grad,
'S gach uile nì tha dligheach dhuibh,
Builichear oirbh air fad.

6 C'arson tha 'n t-ionracan fo sprochd,
A' triall troimh ghleann nan deur?
An dìobair Dia an àm na h-airc,
'S nach dean e taic 'na fheum?

C.M.

## 94

O THIGHEARN is a Dhé nam feart,
Cia maiseach t' àros naomh,
'S am bheil thu nochdadh, ann ad ghlòir,
Dealradh do ghnùis gu caomh!

2 Tha m' anam fannachadh le déigh
Do chùirtean àrd gach lò;
Mo chridhe 's m' fheòil ri sgairteachd chruaidh,
'N geall air an Dia ta beò.

3 Aon là is fearr ad chùirtibh naomh,
A' feitheamh ortsa féin,
Na mìle là, a Dhé, chur seach
'N àit eil' air bith fo 'n ghréin.

4 O Dhé nam feart, mo Dhia 's mo Rìgh,
Cia son' iad sin tha ghnàth
A chòmhnuidh ann ad theampull naomh,
Toirt molaidh dhuit gach là!

5 Do'n Athair, do'n Mhac, 's do'n Spiorad Naomh,
Do Dhia d' an dligheach glòir,
Bitheadh mar tha, is mar a bha,
Ard chliù is urram mòr.

# 95

O ARD-RIGH na glòire, dhomh deònaich do
chluas;
Rium aom ann an tròcair 's mi 'n dòruinn ro chruaidh;
Riut seallam, ort goiream, ghnàth riut tha mo ghlaodh;
Na fàg mi na 's fhaid' ann an glacaibh an aoig.

2 Gu 'n pheacaich mi 'd aghaidh 's làn fhiosrach
thu féin,
Nach b' fhiù leam do shlàinte, do d' àithn' nach d'
thug géill;
Tha 'n aimsir dol seachad, 's an latha faraon,
'S am fògrar o d' ghràs mi, o d' làithreachd, 's o d'
ghaol.

3 Mar choron de 'n sgithich air fhigheadh mu m'
cheann,
Tha sòlas na beatha ga m' bhioradh 's an àm;
Mar thannaisg 'g am chlisgeadh le 'n itealaich ghairbh,
A' meudach mo dhochainn le 'm fochaid ro shearbh.

4 Tha tàirneanách ceartais ri farum am chluais,
Bho 'n dh' iomlaid mi m' anam ghaol faileis neo-
bhuain;
Tha dìogh'ltas, 's fèath ghàir air, a' tàradh am chòir,
Gu m' spadadh neo-bhàigheil le tàir air an fhòid.

5 Ach fhathast, O fhathast, riut leanam gu tenn
O Iosa, na fàg mi; bi 'd sgàth dhomh gach àm;
O! 'n t-slàinte tha dhomhsa 'n crann-dòruinn mo
ghràidh,
Mo thèarmunn 's mo dhòchas o bhròn is o chràdh!

6,6,8,6. **96**

CLUINNEAM, a Dhé, do ghuth
A ghairmeas thugad mi,
Chum m' ionnlad ann ad fhuil thar prìs,
A shruth air Calbharì.

Tha mi teachd, a Dhé,
Thugad fhéin, mo Rìgh;
Nigh mi, glan mi, anns an fhuil
A shruth air Calbharì.

2 Ged thig mi neòghlan, fann,
Neart bheir thu dhomh gu beachd;
Is glanaidh tu gach truailleachd uam,
Chum m' fhàgail geal mar shneachd.

3 'S e Iosa tha 'g am ghairm,
Gu creideamh iomlan 's gràdh,
Gu foirfeachd dòchais, earbs', is sìth,
Air thalamh is gu h-àrd.

4 'S e Crìosd a dhaingnicheas
Obair an àigh 's a' chrì,
Le bhi cur gràis a mheudach' gràis,
'S a ghnàth cur peacaidh sìos.

5 Is bheir e fianuis fòs
Do 'n chridhe dhìleas, ghràidh,
Gu 'm bi gach gealladh coimhlionta,
A thagras creideamh dha.

6 Fàilt' orsa, fhuil na réit!
Is air gràdh saoraidh, fàilt'!
Fàilt' air an tìodhlac, Crìosd ar Triath,
Ar fìreantachd, 's ar slàint!

## 97

BORB bha na garbh-thonnan,
  Dorcha bha 'n oidhch' ;
Ràmhaich bha saothrachail,
  'S caoir gheal ri soills' ;
Fiamh air na maraichean,
  'S cunnart dhoibh teann,
'Nuair thuirt an Tighearna,
  " Sìth ! 's mise th' ann."

2 Chìrein nan stuadhan ard,
  Islich do dhos :
Ghaoir chruaidh Euroclydon,
  Bi-sa aig clos ;
Bròn agus dorchadas
  Teichidh 'nan deann,
'Nuair their an Soills' e féin,
  " Sìth ! 's mise th' ann."

3 Iosa, ar Slànaighear,
  Dhomhsa thig dlùth ;
Stiùir mi troimh 'n bheatha so,
  'S bi ad fhear iùil ;
'N sin 'n uair bhios stoirm an aoig
  'G éirigh le greann,
Cluinneam do chagar sèimh,
  " Sìth ! 's mise th' ann."

L.M.

## 98

RI d' thaobh sa, Iosa, seasam féin ;
  Ad sheirbhis fanaidh mi a ghnàth
Air falbh cha toir mi uiread 's ceum ;
  Gach ré bidh gréim agam de d' làimh.

2 Beatha mo bheatha 's tu gu léir,
Smior m' anma agus m' uile chàil ;
Mar shnodhach dìreadh suas o'n fhreumh,
Troimh mheur na craoibh gu ruig a bàrr.

3 Fan thusa dlùth dhomh 'n teas an là ;
Bi dlùth 'nuair chromas sìos a' ghrian ;
Air feasgar 'nuair a shìneas sgàil,
'S an oidhche dhubh mu 'n t-saogh'l ag iadh'.

4 O càirich air mo cheann do làmh,
Tra tha mi airtneulach 's gun chlì ;
Is beothaich mi, ri m' chridhe 'g ràdh,
"Do m' dhachaidh àird bheir mis' thu 'n sìth."

5 Bi dlùth, 's ad chaomh-uchd tog mi suas,
'Nuair bhios mi crith roimh fhuachd a' bhàis,
Fuachd mòr an oidhche reòdhta, chruaidh,
Aig eadar-sgarachdainn nan tràth.

6 'Nuair dhùineas duibhre thiugh mu 'n cuairt,
Bi féin ad sholus air mo cheum :
Chum orm gu 'm baoisg a' mhadainn shuas,
Mar dhachaidh dhasan bha 'n tìr chéin.

C M.

## 99

'S E so an là a dh' éirich Crìosd,
'S am bi sinn suilbhir, ait ;
Nis taisbean dhuinn do ghlòir, a Dhé,
Is dòirt do ghràs gu pailt.

2 Dh' éirich e 'n diugh o staid nam marbh,
Dh' fhàg e gach nàmh fo ghlais;
Labhraidh a naoimh an diugh m' a bhuaidh,
'S mar thug e shluagh air ais.

3 Beannaicht' gu robh an neach a thig
Le sgeula gràis gu caoin,
Tha teachd an ainm Iehòbha Dia,
Le slàint' do chloinn nan daoin'.

4 Hosana ait do Rìgh na sìth,
Seinneadh gach dùil tha bhos;
'S biodh armailtean nam flaitheas àrd
A' seinn a chliù gun fhois!

12,12,11,11.

## 100

THA mo thuras troimh 'n fhàsach a nis gu bhi réidh,
Thàinig feasgar mo làithean is deireadh mo ré;
Ach aidichidh mi leis gach taingealachd crì,
An fhad so, a Dhé, gu'n do chuidich thu mi.

2 'S tric a shearg mi fo easlaint 's a ghuil mi fo bhròn,
'S tric a ghluais mi gu deurach, gun éideadh, gun lòn;
Ach dh' earb mi á Dia anns gach deuchainn is dìth,
'S an fhad so, a Thighearna, chuidich thu mi.

3 'S iomadh caraid bu chaomh leam a dhìobair 's a thréig,
'S iomadh dòchas a b' ait leam a mheall mi le cheilg;
Ach do chàirdeas-sa sheas anns gach doilghios is strì,
'S an fhad so, a Thighearna, chuidich thu mi.

4 Agus seallaidh mi romham is gabhaidh mi beachd,
Air gach deuchainn is ànradh tha fhathast ri teachd;
Ach m' anam fo gheilt no fo imcheist cha bhì,
Oir an Dia nach do dhìobair cha dìobair e mi.

C.M.

## 101

O DHÉ, ar cobhair anns gach lìnn,
Ar dòigh 's an tìm ri teachd,
Ar dìdein thu o'n ghaillinn ghéir,
'S ar dachaidh shìor gu beachd!

2 Fo dhubhar sgàil do chathair-rìgh,
Do naoimh an sìth ghabh tàmh;
Is leòir do ghàirdean treun g' ar dìon,
'S cha 'n aobhar-fiamh leinn nàmh.

3 Mu 'n sheas na cnuic an òrdugh grinn,
'S mu 'n dhealbhadh fonn is cuan,
Bho shìorruidheachd gu lìnn nan lìnn,
Is tusa 'n Dia bith-bhuan.

4 Oir mìle lìnn ad shealladh fhéin
Mar an là dé atà;
Mar cheò na fàire theid an céin,
Aig éirigh gréin' an àird.

5 Tha tìm mar shruthan siùbhlach, cas,
Toirt leis gu bràs gach neach,
Do thìr na dì-chuimhn, 's theid iad as,
Mar theid an aisling seach.

6 O Dhé, ar cobhair anns gach lìnn,
Ar dòigh 's an tìm ri teachd,
'S gach teinn bi fhéin duinn ad fhear-dìon,
'S ar dachaidh shìor gu beachd.

12,12,12,12. **102**

O SEINNIBH gu binn do Iehòbha ar slàinte.
Do dh' Iosa, ar Righ, choisinn sòlas nach fàilnich:
Trid éifeachd na fala, chum glanadh o eu-ceart,
Theid peacadh air chùl, ged a b' àird' e na sléibhtean.

Moladh sìorruidh biodh do 'n Uan,
A thug saors' o gach bròn dhuinn;
Air a chliù ni sinn luaidh,
'Nuair a theid sinn thar Iòrdain.

2 Ge neóghlan ar crì 's sinn fo uallach le eu-ceart,
Ar n-anama gheibh sìth 's maithear dhuinn ar n-uil' eucoir;
Gheall Ios', ar Fear-saoraidh, a bheannachd 's a ghràs dhuinn,
Is fuasgladh o dhaorsa gach aon th' áir a shàrach'.

3 Tha 'n t-àm a nis dlùth anns am fàg sinn an saoghal,
Le sìth air ar gnùis teachd o ghràs an Fhir shaoraidh;
Bidh solus na glòire toirt sòlais d' ar n-anam,
Is sgoiltear sruth Iòrdain, 's le deòin theid sinn thairis.

6,7,8,7. **103**

O CIA caomh an caraid Iosa,
Ghabh air féin ar lochd 's ar pein!
O an t-sochair teachd le ùrnuigh,
Leis gach cùis g'a ionnsuidh fein!
O cia tric a thréigeas sìth sinn;
'S tric ar crì gu goirt fo phéin,
Chionn nach deachaidh sinn le ùrnuigh,
Leis gach cùis g'a ionnsuidh féin.

2 Bheil ar n-anam bochd fo bhuaireadh?
Bheil ar crì fo àmhghar ghéir?
C' uime bhitheamaid fo mhì ghean?
Thoir gach sìon g'a ionnsuidh féin.
C' àit' am faigh sinn neach cho caoimhneil,
Ghabhas roinn d' ar bròn gu léir?
Meud ar laigse 's aithne dhasan;
Rach gun dàil g'a ionnsuidh féin.

3 Bheil sinn ann ar laigs' ag uallach
Curaim chruaidh gach uair ' gach ceum?
Slàinte 's dìon tha tàmh an Iosa,
Thoir gach cùis g'a ionnsuidh féin.
Tréigidh càirdean 's cuiridh cùl riut,
Thoir gach cùis g'a ionnsuidh féin;
Gheibh thu dìon an uchd a ghràidh-san,
'S sonas àigh am easd nach tréig.

## 104

THA iocshlaint aig an lighich' mhòr;
Tha tròcair 's truas an Iosa;
Tha slainte ann nach ceannaich òr;
Tha sòlas an guth Iosa.

Sud an teud is mils' an glòir,
Sud am fonn th' aig aingle mòr,
Sud an t-ainm a nì oirnn fòir—
Ainm gun choimeas Iosa.

2 Do pheacadh maithidh e 'na ghaol;
O éisd ri caomh-ghuth Iosa;
An sìth bi 'g imeachd suas troimh 'n t-saogh'l,
A dh' fhaotainn crùin le Iosa.

3 O mol an t-Uan thug dhuinn a bhuaidh:
Tha m' earbs' gach uair an Iosa;
A chliù bidh mi gach là a' luaidh,
'S mo ghràdh cho buan do dh' Iosa.

4 'Na ainm-san ni mi oidhirp dhian,
'S mo chridhe 'g iarraidh Iosa;
Is O, tha m' anam làn de mhiann
Air aghaidh sgiamhach Iosa.

## 105

L.M. LATHA BHREITHEANAIS (1).

LE cumhachd t' fhacail, Dhé, tog suas
An sluagh chum aithreachais 'na thràth,
'S beannaich an dàn so do gach neach
Bheir seachad éisdeachd dha le gràdh.

2 Mo smuaintean talmhaidh, Dhé, tog suas,
'S mo theanga fuasgail ann am bheul,
A chum gu'n labhrainn mar bu chòir,
Mu ghlòir 's mu uamhunn Latha Dhé.

3 Air mheadhon oidhch', tra bhios an saogh'l
Air aomadh thairis ann an suain,
Grad-dhùisgear suas an cinne-daonn',
Le glaodh na trompaid 's àirde fuaim.

4 'N sin tearbaidh e a chum gach taoibh
Na caoraich o na gabhraibh lom,
Ceart mar ni buachaille an treud,
'N uair chuartaicheas e 'spréidh air tom.

5 'N sin labhraidh e ri luchd a dheis:
"Sibhse tha deasaichte le m' ghràs,
Thigibh is sealbhaichibh an rìogh'chd
Nach faic a sonas crìoch gu bràth.

6 "Spealg mis' an geat' bha oirbhse dùint',
Le m' ùmhlachd 's m' fhulangas ro gheur,
'S dh' fhosgail an t-sleagh gu farsuing suas,
Am leth-taobh dorus nuadh dhuibh fhéin.

7 "Gach uile mheas tha 'm Pàrras Dhé,
Tha nis gu léir neo-thoirmisgt' dhuibh;
Ithibh gun eagal o gach géig,
An nathair nimh' cha teum a chaoidh.

## 106

L.M. LATHA BHREITHEANAIS (2).

ADH' ionnsuidh Iosa teich gu luath,
A' gabhail gràin is fuath do 'n pheac';
Le creideamh fìor thoir ùmhlachd dha,
An uile àitheantan naomh a reachd.

2 Gabh ris na oifigean gu léir,
'S ri h-aon diubh na cuir féin do chùl,
Mar Fhàidh, mar Shagairt, is mar Rìgh,
Chum slàinte, dìdein, agus iùil.

3 Biodh 'eisimpleir am beachd do shùl,
Chum t' uile ghluasachd stiùir d' a réir,
'S gach meadhon dh' òrdaich e chum slàint',
Bi fhéin 'g an gnàthachadh gu léir.

4 As fhìreantachd dean bun a mhàin,
'S na taic gu bràth ri d' thoillt'nas féin ;
'S ma 's àill leat éifeachd bhi 'na ghràs,
Na h-altruim peacadh dàimh ad chré.

5 Mar sin, ged tha do chionta mòr,
Chum glòir do Thighearn saorar thu,
Is chum do shonais sìorruidh fhéin,
Air feadh gach ré a sheinn a chliù.

## 107

C.M.D. AONACHD AN SPIORAID.

THA m'inntinn tric a smuaineach air,
'S cha 'n fhaod mi a chur uam,
Gur tearc am measg chlann daoine iad,
Tha tabhairt gaol do 'n Uan ;
A Rìgh na Glòir dean caochladh oirnn,
'S ad naomhachd gabh dhinn truas,
Tha chuid is mò de 'n t-saoghal so,
Mar chaoraich dol 'san uaigh.

2 'S e an earail thug an Slanaighear,
D 'a chàirdean is d' a chloinn,
"Feuch nis nach dean sibh tàrcuis air
"An àireamh bheag a th'ann ;
"'S ann air an son a bhàsaich mi,
"'S iad m' àilleagain 's gach àm,"
'S bidh aingle nèamh mar gheàrd orra
Bheir tèaruinte iad gu cheann.

3 Tha cuid diubh lag 's cuid làidir dhiubh,
A reir a' ghràis a fhuair,
'S tha cuid le 'm buaidhean nàdurra,
Na's failinnich 's gach uair ;

'S cuid ceangailte ri gnàthannan,
'S an deach' an àrach suas,
Tha suim do nithibh àraidh ac',
'S nach urrainn càch bhi gluas'd.

4 Ach anns an nì so còrdaidh iad,
Tha eòlas ac' air slàint',
Tha creidimh, gràdh, is dòchas ac',
'G an cumail beò tre ghràs;
Tha naomhachd air a seòladh dhaibh,
'S tha 'n ùmhlachd mòr gu bàs,
D' a thoil, mar fhuair iad eòlas air,
Mar òrdugh no mar àithn'.

5 O! anam thruaigh gun chùram, nis
Nach dùisg thu 's teich gu luath,
Mu 'n teid na nèamhan dhùnadh ort,
'S an sin bidh chùis ro thruagh;
Ge do bhiodh tu 'n aonachd ris
An dream thug gaol do'n Uan,
Ni 'm bàs bhur cur o chéile,
Mur bi thu féin d'a shluagh!

## 108

L.M. MOSGLAIDH MI FEIN.

DUISG thus', O m' anam leis a' ghréin,
'S imich air sligh' do dhleasnais féin;
Mosgail o t' airtneul, 's tairg le gràdh
An ìobairt-mhaidne do 'n Ti 's àird'.

2 Mòr-ghlòir do Dhia a ghléidh mi slàn,
'S a dh' ùraich mi le fois is tàmh:
Deònaich, o'n uaigh 'n uair dh'éireas mi,
Beatha gun chrìch an rìogh'chd na sìth.

3 Dh' ìocainn as ùr mo bhòid dhuit féin;
Fuadaich mo chiont mar dhrùchd roi'n ghréin:
O, stiùir mo thoil, is gléidh mo chrì,
'S le d'làithreachd féin, O, sàsuich mi.

4 'S gach ni a their, no thig am bheachd,
Stiùir Thus' an diugh an géill do d' reachd,
Gu 'n tugadh dhuit-sa, mar is còir,
Gach rùn am chridhe cliù is glòir.

5 Thugaibh cliù do Dhia na glòir;
Thugaibh cliù dha uile shlòigh;
Molaibh air nèamh, aingle caomh;
An t-Athair, am Mac, 's an Spiorad Naomh.

7,6,8,5.

## 109

### CLIU A' MHEANGAIN.

BHO bhonn Iese bhris a mach
Am faillein gasda, ùr;
Fìor chrann uaine, taghta, luachmhor,
'S airidh e air cliù;
Meangan uasal, torach, buadhar,
'S e gach uair fo dhrùchd,
A gheugan dosrach sìnte suas,
'S iad tarruing uaithe sùigh.

2 So an crann am measg nan crann,
Air àrdachadh gu mòr,
Faillein sùghar, maiseach, cùbhraidh,
Taitneach, ùrar, òg;
Aluinn, ciatach, 's e ro sgiamhach,
Miannaicht' air gach dòigh,
Gun fheachd, gun fhiaradh, ruaidh no crìonadh,
Gun ghaoid, gun ghìomh, gun ghò.

3 Crann ro thaitneach sgaoil ro fharsuing,
Mach o chuan gu cuan;
'S ann fo 'sgàile gheibhear fasgadh,
Taitneach do luchd-cuairt.
Tha 'àirde ruigheachd chum nan nèamh,
'S thar nèamh nan nèamh a bhuaidh,
Tha mhaise 's àilleachd a' toirt bàrr
Air gach crann dh' fhàsas suas.

4 Crann ro bhrìoghar e da rìreadh,
Bho 'n sruth mìltean buaidh;
Na 's mìls gu mòr na mhil 's na cìribh,
'N ìocshlaint a thig uaith;
Sruithean sòlais ruith gach lò uaith,
Do 'n anam leòinte, thruagh,
'S na h-uile h-aon a ni dhiubh òl,
Bidh aca sòlas buan.

5 An crann 's rìomhaich o 'n stoc 's rìoghal'
Tha 's an fhrìth a' fàs;
Gach crann 's an fhrìth a' tarraing brìgh uaith,
Neirt is sùigh gach là;
Fo dhubh'r a gheugan gheibh na feumaich
Beatha, réite, 's blàths;
Fo sgàil a thròcair thig gach seòrsa,
'S bidh iad beò gu bràth.

6 'S e 'n sgeul 's prìseal' chaidh riamh innseadh,
'S e 'na fhìrinn bhuain,
Gur e 'n Tì so Rìgh nan Rìghrean,
Sìth is glòir a shluaigh;
Strìochdaidh cinnich dha is treubhan,
'S bheir fo ghéill gach sluagh,
Is slòigh nan nèamhan bheir gu léir dha
Urram 's géill bhith-bhuan.

# 110

D.C.M.

## TIR IMANUEL.

IS ANN ann an tìr Emanuel
Tha 'm fearan is feàrr brìgh;
Bidh sòlas aig an anam innt',
Nach dealaich rìs a chaoidh.
Cha bhi aon ghaoid no galar innt',
Cha ghearain neach bhi tinn;
Gach aon bidh sunntach sàbhailte
'S e mealtainn gràidh an Righ.

2 Tha grian an àigh a' dealradh innt'
Le gathaibh blàtha buan;
Bidh latha soilleir samhraidh innt',
Cha 'n fhaicear geamhradh fuar.
'Se Triath na glòir a cheannaich i,
'S a bheannaich i d'a shluagh;
Ged bha iad ann am mì-run dha,
Na traillean diblidh truagh.

3 Cha bhi bròn no mulad innt',
Bithidh gach duine seinn,
Toirt cliù is glòir is urram àrd
Do 'n Tì a dh' fhuiling péin;
An Tì a ghlan gu gràsmhor iad
Bho 'n gràinealachd gu léir,
Is a rinn rìghrean àrda dhiubh
'Na lùchairt àdhmhor féin.

4 Tha sgeadachadh na 's rìomhaich orr'
Na th 'air na rìghrean 's àird',
Is trusgan glan na fìreantachd
'G an còmhdach sios gu sàil:

Tha crùin nach searg gu sìorruidh orr',
Thug Ios' iad dhoibh 'na ghràs ;
'S tha craobh na beatha cinntinn dhoibh,
'S gu' n gabh iad dion fo 'sgàil.

5 Mo Shlanuighear, mo Shlanuighear !
Seall orms' ad ghràs a nuas ;
M' uil' earbsa tha san ìobairt sin
Tha sìorruidh ann an luach,
O ! glan mi bho gach gràinealachd,
A tha 'g am fhàgail truagh ;
'S dean deas mi a thoirt coinneamh dhuit,
An tìr an t-sonais bhuain.

## 111

D.C.M.

## AONADH RI CRIOSD.

CIA maiseach obair saoraidh Dhé !
Cia ceutach i 's gach ceum !
Cia mòr an gaol, 's cia maireann buan,
Thug Dia d' a shluagh gu léir !
D'a ghràdh dhoibh cha robh toiseach riamh
'S cha tig a' chrìoch am feasd ;
Ta iomadh comharr' air ro àrd,
Ro àluinn is ro dheas.

2 'S e ghràdh thug dhoibh 'san t-Soisgeul Crìosd
Sàr-thiodhlac tha do-luaidh,
Is creideamh leis an gabh iad e
Sar-inneal séimh nam buadh ;
Is maille ris-san lànachd gràis
Nach tràigh a chaoidh nan cian,
O'm faighear pailteas dhoibh gu léir
Os cionn am feum 's am miann.

3 'S e Criosd an fhìonain, 's tusa gheug
Ris féin an ceangal dlùth,
Na 's dlùith na geug bha riamh an craoibh
A dh' fhas an coill o thùs;
'S ann uaith a gheibh thu sùgh is brìgh,
Bheir sìneadh dhuit is fàs,
Do chum gu 'n toir thu toradh uait
Le buaidh chum cliù a ghràis.

4 Clach-chinn na h-oisinn e 'n tigh Dhé,
'S e féin an fhìor chlach-chinn;
'S e snas na h-aitreibh e gu léir
O'n steidh gu ruig a druim.
Mar chlachaibh beò theid thus' is càch
A chàramh suas 'na thaic,
Chum fàs 'n 'ur teampull bith-bhuan, briagh,
A bhios do 'n Triath 'na thlachd

5 Ged tha thu anmhann lag gun treòir,
Tha neart gu leòr aig Crìosd,
Is bidh a chumhachd dhuit ro phailt
'N ad laigse is 'n ad sgìos;
Ged tha thu ainniseach is bochd,
Tha maoin is toic aig Crìosd,
Gu doichioliach cha bhuin e riut,
Ach bheir e dhuit do dhìol.

## 112

### DIAN-IARRTUS ANMA AIRSON CHRIOSD.

D.C.M.

IS truagh nach leamsa 'n Crìosd tha 'n sud
Le ghnìomharraibh gu léir,

A Phearsa ghlòrmhor, dhiadhaidh-san
'S a bhriathran mar an ceudn';
Gach nì a rinn e ghnìomhachadh
'Na ìsleachadh fo 'n ghréin,
O! b' fheàrr gu 'n d' fhuair mi còir air sud,
B'e sud m' ard-shòlas féin.

2 Is truagh nach leam gu h-uile e
O mhullach gus a bhonn,
A chum gu 'm faighinn fasgadh ann
O shìontaibh frasach trom:
Na 'm faighinn sgiathan airgid,
Mar chalman leumainn àrd,
Is theichinn o na tuiltibh ud
Gu uinneagaibh na h-àirc.

O! thig a Thigearn Iosa, tha
Mo chìocras dol ad dhéigh;
O! thig gu luath 's gu h-ath ghoirid
Tha fadal orm leam fhéin;
'S mòr m' fhadal gus am faic mi thu
Gu maiseach shuas air nèamh,
Do ghnuis ro dhealrach, ghlòrmhor, tha
Ro àrd thar glòir na gréin.

4 'S geal dealrach mar an lili e
A chinneas anns a' ghleann,
Is dearg mar ròs an Sàron e,
'S e Fear mo ghràidh gach àm;
'S ceann-feadhna measg dheich miltean e
Na 's finealta na càch:
Fear iomchair treun mo bhrataich e
A chasgaireas mo nàmh.

5 'S e sud am Bràthair gràsmhor gaoil
   A dh' fhuiling piantan cruaidh,
Is dhùin am bàs fo ghlasaibh e
   An cadal prais na h-uaigh;
Ach dhuisg e as a chadal ud
   Mar Shamson as a shuain,
Is spealg e suas na geatachan
   'S na crannan prais gu luath.

6 O! cuin a theid mi dhachaidh leis
   Gu flaitheanas na glòir?
O! cuin a nochdar sgiamhach mi
   'N a fhianuis san fadheòidh?
Nuair thig mu 'n cuairt an t-àm ud anns
   Am fàg mi gleann nan deur,
Làn-sgeadaichear gu glòrmhor mi
   Mar lòchran glan nan speur.

## 113

D.C.M. **SAORSA O 'N LAGH.**

O CHREIDMHICH ann an Crìosd, cha bhi
   Ort diteadh chaoidh na 's mò;
Réir Spiorad Chrìosd sìor-ghluais gu teann
'S ni h-ann a réir na feòl';
'S e Iosa Crìosd an t-urras treun
Thug geill do 'n lagh 'na t' àit,
'S a choimhlion air do shon gun dìth
Gach nì ata 'san àithn.

2 Sud t' ùmhlachd-sa do lagh an Triath,
'S cha 'n iarr e ort an còrr;
Sud t' fhulangas le 'n tug thu riar
Do cheartas Dhia na glòir.

Tha ùmhlachd thug a Mhac do Dhia
'G a riarachadh na 's feàrr
Na ùmhlachd bheireadh clann nan daoin',
O thùs an t-saogh 'l gu bràth.

3 O'n lagh na iarr-sa bunchar sìth
Do t' anam dìblidh truagh,
Oir maitheanas no còmhnadh caomh
Cha 'n fhaod thu fhaighinn uaith;
Ma bhios tu taiceadh ris an lag
Thig thu gu dragh gun dàil,
Oir their do choguis riut gun cheisd,
"Cha 'n 'eil do dhleasnas làn."

4 Thoir taing do Chrìosd a rinn thu saor,
Thoir dha do ghaol gu léir,
Bi aoibhneach anns an t-sochair mhòir
A dheònaich e dhuit féin;
'Na shaorsa phrìseil feuch gu 'n seas
Thu daingean deas ri d' bheò,
Na gabh mu d' mhuineal chum do chlaoidh
Trom chuing an lagh na 's mò.

5 Ach cuimhnich fulangas is bàs
Do Shlànuigheir ro threun,
Dean bun á ghealladh is á ghràs
Gu làidir, gramail, gleusd.
Ciod e ma seadh? 'm bi thu co baoth
'S gu 'n toir thu gaol do 'n olc,
Gu 'm peacaich thu gu h-aingidh, dan,
Mar neach gun ghràs, gun toirt?

6 A chionn o 'n lagh gu bheil thu saor
'S nach daorar thu am feasd,
Gu 'n thaisbein Crìosd dhuit neart a ghaoil,
'S a ghràs ro chaomh gun cheisd?

Nar leigeadh Dia,—cha 'n fhaod e bhith
Gu 'n sin thu mach do làmh,
Le ceannairc bhuirb an aghaidh 'n Ti
Thug dìdean dhuit o 'n bhàs.

## 114

8,6,8,6,D. GRIAN NA FIREANTACHD.

'NUAIR dh' éirich grian na fìreantachd
Le gathan dìleas blàth,
Bu mhòr a bha de dh' fheum oirre
Bu bhrònach cor gach àit;
Na cinnich bha gun eòlas air
Iehòbha 's a lagh àrd,
'S na h-Iudhaich 'nam féin-fìreantachd
Bha sealltuinn sìos air gràs.

2 'Nuair dh 'éirich i bha gàirdeachas
Air ainglibh àrda Dhé;
Gu 'n d' thainig pàirt gu talamh dhiubh
'S cliù caithreamach 'nam beul:
A dh 'innse' do na buachaillean
Bha cuairteachadh an treud,
Gu 'n dh 'éirich i le slànt' innte
Do shluagh gach àit foi'n speur.

3 'Nuair dh 'éireas grian na fìreantachd
Air peacach dìblidh suas,
Gu 'm faic e chiont 's a ghràinealachd
'S a thràillealachd 's a thruaigh';
Gu 'm faic e nis mar bha e
Deanamh tàir air fuil an Uain,
Gun smaointinn air an t-sìorruidheachd,
'S e dol gu prìosan buan.

4 Gu'n cuir e cùl ri dìomhanas
'S theid e gu dian air ghluas'd,
Gu baile maiseach Shìoin àrd
'S am bheil an Tì thug buaidh.
Ged gheibh e iomadh sàrachadh
'S an fhàsach thioram chruaidh,
Cha 'n iarr e bhi mar b' àbhaist da
'S an Eiphit ghràineil thruaigh.

5 Fo dhearrsadh grian na fìreantachd
'S a' chrìdh bidh sìth a' fàs,
Gu 'n toir i reothadh millteach as,
'S gu 'n lìon i e le blàths;
Gu 'm fuadaich i as aineolas,
Is anshocair gu bràth;
'S gu 'n deasaich i 's gach dòigh e
Air son glòir tìr an àigh.

6 A Dhé tha iochdmhor fàbharach,
Seall orms' ad ghràs bith-bhuan;
Do spiorad dean a dhòrtadh orm,
'S thoir beò mi as mo thruaigh.
O! feuch dhomh glòir na gréine sin
'M Betléhem dh' éirich suas,
Is biodh a gathan gràsmhor
Tigh'n orm gach là a nuas.

## 115

7.7.7.7. FO MHULAD A' PHEACAIDH.

O CHADOIN! a Rìgh nan gràs,
Amhairc ormsa 's mi 'n càs cruaidh;
Mo pheacadh ta air mo chràdh,
Mar shac a' bhàis chon na h-uaigh.

2 Meud an t-saic a thàirlig orm,
Dh' fhag sud mi gun cholg gun bhrìgh:
Ach bho 's tusa Rìgh nam Feart,
Aotromaich mo shac a rìs.

3 Gealladh sin do thug mo Rìgh,
Dhoirt fhuil gu fìor air a' chrann,
Cha chuirear e leis a dhìth
Air gach tì a chreideas ann.

4 Creideams' ann am Mac mo Dhé,
Slànuighear nan léigh 's nam fann;
Na tha dh' easbhuidh air mo chreud
Meudaich féin is cuir 'na cheann.

5 Meudaich mo chreideamh a ghnàth;
Meudaich gràsan 'na mo chrì;
Meudaich aithreachas gach là,
Is mo ghràdh os cionn gach nì.

6 Iosa, bho 's tu Mac mo Dhe,
Cuidich mi, na leig mi dhìth;
Do chuideachadh orm mar fheum,
'Chinn nan treubh, na tréig-sa mi.

7 Dòirt orm bho nèamh a nuas,
Le uile luath's tuilleadh gràis,
Dh' fhàgas m' aithreachas gu buan,
Gus mo fhuasgladh as gach càs.

## 116

7,7,7,7,D. PRIONNSA NA SITHE.

GLOIR is moladh do 'n Ard-Rìgh
Nach do dh' fhàg sinn fo dhìteadh,
Air son aingidheachd Adhaimh
Thug do 'r nàmhaid fo chìs sinn

Thug e seachad Aon gràdhach,
Cheannaich slàint' dhuinn le' ìobairt,
N' aite-fasgaidh nam brùidean
Rugadh Prionnsa na sìthe.

2 Rugadh Prionnsa na sìthe
An staid dhìblidh gun ailghios,
'S bha e eolach air truaighean
Ré a chuairt anns an fhàsach;
Dh' fheum e teicheadh do 'n Eiphit
Roimh rìgh Herod 'na phàisde;
Do dhaoin iargalt' an t-saoghail
Bha 'm Fear saoraidh gun àilleachd.

3 Bha 'm Fear-saorridh gun àilleachd
'N sealladh àrd a luchd-dùthcha,
'S iad 'g a ruagadh 's gach àite,
'G a shìor-chàineadh 's 'g a dhiùltadh.
Chaidh a ghlacadh 's a ghàradh
Leis a phàirti bh' aig Iùdas:
'S thug gach duine dha tàmailt
Ann an làthair na cùirte.

4 Chaidh a sgiùrsadh gu h oillteill
Ged nach d' rinn e riamh eucoir;
Chuireadh sgàrlaid is crùn air,
'S air an glùinean a' sleuchdadh,
Bha luchd-fuatha ag ràdh ris
"Gu ma slàn rìgh Iudéa":
Chuir iad smugaid 'na aodann;
'S iomadh aon a thug beum dha.

5 'S iomadh aon a thug beum dha,
'S iad gun léirsinn na truaghain;
Dh' fhàg an crann e fann brùite
'S e 'ga ghiùlan a suas leis.

Leis na tàirnean chaidh reubadh,
'S chaidh a cheusadh gun truas ris,
'S iad ar peacaidhean lìonmhor
A chuir sìnt' anns an uaigh e.

6 As an uaigh rinn e éirigh,
'S e gun chreuchdan gun leòn air;
Chuir e chaoraich r'a chéile,
'S ri ghuth dh' éisd iad le sòlas.
Chaidh e suas mar ri Athair,
Shuidh e 'n cathair na glòire
'S tha e cuireadh g' a ionnsuidh
Cinnich 's Iudhaich 'na thròcair.

## 117

6,6,8,6,6,8. AN AISEIRIGH.

THIG am bàs oirnn mu 'n cuairt,
'S ceart gu 'n luidhinn 's an uaigh,
Ach cha teid mi le gruaim 'na còir;
Oir bha Iosa mo rùn,
Greis 'na luidhe 's an ùir,
'S rinn e 'n leaba sin cùbhraidh dhòmhs'.

2 Thug e 'n gath as a bhàs,
Rinn e caraid de m' nàmh,
Shaoil mo chumail gu bràth fo leòn;
Teachdair m' Athar e nis,
Dh' ionnsuidh m' anma le fios,
E dhol dhachaidh a chlisg chum glòir.

3 O 'n a dh' éirich e rìs,
Sar Cheann-feadhna mo shìth,
Gun e dh' fhuireach fad shìos fo 'n fhòd,

Is gu 'n deachaidh e suas
Ghabhail séilbhe d'a shluagh,
Anns na flaitheas le luathghair mhòr.

4 'S e mo chreideamh gun bhréig,
Gu 'n teid mise 'na dhéigh,
Measg na buidhne gun bheud gun ghò;
'Nuair a dh' fhosglar gach uaigh
'S a theid beath' anns gach sluagh,
Chum an togail gach uair gu mòd.

## 118

7,7,7,7. CLIU A' MHIC.

'S MITHICH dhomhsa bhi sìor theachd
Air o' Mhac nach smaointich olc,
Rìgh cothrom ceart-bhreitheach glic
Buadhach Mac Oide nam bochd.

2 A Mhic ud is glaine gnùis,
Rìgh nan uile mhìltean gràs,
A Reula soluis an iùil,
Anns gach cùis cabhair mo chàs.

3 'S lionmhor atharrachadh cleas
Chithear le do threis-shùil bhras,
Cha deanar aon ni gun fhios,
Thall no bhos, dh' Athair na mais'.

4 Crann soluis 's e làn de mheas,
Rogh' gach toraidh a' teachd as,
'N tra sgaoileas meanglan de dhos,
Gu 'n lìonar an cruinne leis.

5 Sheoladar buidheann nam beud,
An dall chum do thaoibh gu dlùth;
Le cur na sleagha gu geur,
Leighis fuil do chléibh an t-sùil.

6 Na tagair sinn, a Mhic Dhé,
Ann an sud ge daor a' chùis;
O! 's i sud an t-slighe réidh
Gu flaitheas Dé 's aingeal ùr.

7 'S tu cheartaich uirghioll mo bhéil,
'S tu d'an léir an duine dall;
'S is tu ni gach uile ghnìomh,
A chuim chaoimh nach imir feall.

8 O Mhic ud is uaisle fuil,
Rìgh nan uile mhile mhaith,
'S tu chruthaich m' anam 's mo chré,
Moladh do ghnìomh 's furasd dhomh.

## 119

L.M. URNUIGH.

O THIGHEARN is a Dhé na glòir,
An t-Ard-Rìgh mor os cionn gach sluaigh;
Cia dàna nì air t' ainm ro mhòr,
Le bilibh neòghlan bhi 'g a luaidh!

2 Na h-aingle 's àirde rinneadh leat,
Cia lag an neart, 's cia dall an iùl!
Cia aineolach air t' oibre mòr,
'S cia goirid air do ghlòir an cliù!

3 Am beachd do shùilean fiorghlan féin,
Cha 'n 'eil na reulta 's àirde glan;
'S cha 'n 'eil na h-aingle 's naomha glòir
Am làth'r do mhòrachd-sa gun smal.

Na lasadh t' fhearg, O Dhé nan dùl,
Am feadh a dheanam ùrnuigh riut;
'S mo pheacaidh aidicheam le nàir,
'S an truailleachd ghràineil 's an do thuit.

5 An fhuil a dhòirt do cheartas teann,
'S a dhòirteadh air a' chrann gu làr;
'S ann aisd' tha m' earbsa, O mo Righ,
Nach dìt thu m' anam air a sgàth.

6 Gach inbh'nn chuir thu mi 'san t-saogh'l,
Dean daonnan toilicht' mi le m' staid;
Ma 's bòchd no beairteach, tinn no slàn,
Do thoil gu bràth biodh deant' air fad.

7 Mo smuaintean talmhaidh tog gu nèamh,
Is thoir dhomh eàrlais air do ghràdh,
A dh' fhogras m' eagal uile uam,
'S a shaoras mi o uamhunn bàis.

## 120

7,7,7,7. AR CEUD SINNSEAR.

O BU mhaiseach glan finealt,
Ar ceud sìnnsear 's a' ghàradh,
Tigh'n o làmhan na Trìonaid
Cia cho sgiamhach 's a bhà iad!

Dealbhach, tlachdmor, deas, dìreach,
Bha an clì gu ro aillde,
Anns gach ball air dheagh chumadh,
Bho am mullach gu 'n sàiltean.

2 Sona, beannaicht', is naomha,
Tairis, caomh, agus òrdail,
Bha ac' fìreantachd iomlan
'S tomhas iomchuidh de eòlas;
Fhuair iad uachdranachd rìoghail,
Is gach nì chur fo 'n òrdugh;
'S cùis nach urra sinn ìnnse'
Mais' an sìth is an glòir-san.

3 Chaidh ar nàdur a thruailleadh,
Is ar buadhan gu h-iomlan;
Chaill sinn sìth agus sòlas,
'S thainig bròn agus imcheist;
Chaidh gaol agus naomhachd
O mheasg dhaoine chur imrich,
'S na bheil againn 'na àite
'S aobhar cràidh bhi 'g a iomradh.

4 Ach, o m' anam, bi smuaineach'
Meud an truais is a' ghaoil sin,
Shruth o thobar na tròcair,
Thug bonn dòchais do dhaoine;
Feuch an gealladh gun chumha,
Gu am bruthadh Fear-Saoraidh
Ceann is cumhachd an t-Sàtain,
Ged rinn e shàiltean a chaobadh.

5 Bi sin ìobairt, bha glòrmhor,
'S aobhar ceòil agus éibhneis,
Tha an lagh air a riarach'
Oir rinn Criosd a nis éirigh.
Tha nis fìrinn is tròcair
Le daimh pògadh a chéile,
Tha sìth, ceartas, is naomhachd
Ann an aonachd ri chéile.

6 Chaidh na seulachan fhuasgladh
Leis an Uan bh' air a mharbhadh,
Tha 'm brat-roinn air a reubadh,
'S gairm air éigheach 's a' mhargadh:
"Thigibh uile tha pàiteach,
Air son gràis agus dearbhachd,
'S òlaibh fìon agus bainne
Gun a cheannach le airgiod."

## 121

### CARAID IS DLUITHE NA BRATHAIR.

7,6,7,6,D.

NACH mithich dhomh bhi tòiseach'
'S a' cantuinn òrain ùir,
Mu 'n Tì rinn fhuil a dhòrtadh
'S a' ghlòir a bha 'na ghnùis?
'S e 'n caraid e a b' fhearr dhomh
Na càch 's a h-uile cùis,
'S e 's dlùithe lean na bràthair,
'S e làidir air mo chùl.

2 A Shlanuigheir ro ghlòrmhor,
Mo threòir ged bha mi mall,
Bu tu Fear-stiùiridh m' òige,
Gu m' threòrach' anns gach ball;

'N an d' fhàg thu mi 's an uair sin
Bu truagh dhomh bhos is thall,
'S mi cluich air bruaich an-éibhinn,
Is nach bu léir dhomh 'n call.

3 Ach thainig thu gu m' chòmhnadh
'Nuair dh' fhalbh mo threòir 's mo bhuaidh,
Is chaisg thu 'n sin an seòrs' ud
Bha 'n tòir air m' anam truagh;
Is dh' fheuch thu, Dhé, do ghloir
Na thug sòlas dhomh car uair,
Chaidh 'n dream a bha 'g am shàrach'
A bhàthadh 's a' Mhuir Ruaidh.

4 Sheinn mi 'n sin le solas,
'S e òran Mhaois 's an Uain.
Mar neach a bhiodh a chòmhnuidh
'S a' ghlòir a tha bith-bhuan;
Gun chuimhn air truailleadh nàduir,
No tart an fhàsaich chruaidh,
Oir bha mo chòmhnuidh 'n tràth sin
Fo sgail an Tì thug buaidh.

5 Thuirt thu "'S leòir mo ghras dhuit.
Bi làidir 's bheir thu buaidh'
'S cha dìt aon neach gu bràth thu,
'S gu 'n phàigh mi tuille 's luach
Ghleachd mi ris a' bhàs,
Gus do thèarnadh o gach truaigh,
Is tagraidh mi do chùisean
An cùirt nam flaitheas shuas.

# 122

7,7,7,7. CLIU AN TI AS AIRDE.

MOLADH do 'n Tì as àirde glòir,
An Ti as mò na gach neach,
Cruithear an t-saoghail gu léir,
D' an cubhaidh dhuinn géill air fad.

2 Moladh do dh' Ard-Rìgh nam feart,
O nach b' àill leis teachd gu 'r sgrios;
'N uair chunnaic Adhamh 'na airc,
Rinn e cumhnant nan gràs ris.

3 Thainig Iosa nuas le thoil,
Thug e suas mar ìobairt fhuil;
Mac na fìrinn, Uan gun chron,
M' ar cionta-ne fhuair e ghuin.

4 Chrochadh e ri crann an àird,
'S an t-sleagh sàithte troimh a chorp;
Crùn geur na péin' chuir mu cheann;
Fhuair Mac Dhé le naimhde lot.

5 Dh' adhlaic iad an t-Uan fo lic;
Thug e buaidh, 's an uaigh cha d' fhan;
As a' bhas thug e geur ghuin,
'S dh' éirich an treàs la gun smal.

6 Thig an t-àm 's an tig Mac Dhé,
Creidibh sud gur sgeula fior,
Le mìltibh mìl' dh'aingle treun
Thoirt oirnn breith a réir ar gnìomh.

## 123

6,6,6,6. 'NUAIR BHIOS MI AIRTNEULACH.

'NUAIR bhios mi airtneulach,
Triall m'astair bhronaich thruaigh,
Dhé ghlormhoir neartaich mi,
Fòir orm is deònaich buaidh.

2 'Nuair bhios mi sgìth fo chràdh,
'Nuair bhios mo dhòchas fann,
Bi-sa mo dhìdean àrd,
'S m'fhìor ionad-còmhnuidh ann.

3 'Nuair bhios mi 'm bruaillean strì,
'N cruaidh àmhghar dòlasach,
Lìon mi le suaimhneas sìth,
'S nuadh chreideamh sòlasach.

4 'Nuair bhios mi tréigte truagh,
'N t-eug fuar 'g am spùinneadh lom,
Tiormaich mo dheura suas,
Tog dhiom mo thùrsa throm.

5. Fuadaich na teagamhan,
'S eagail a shàruich mi,
Glan uam m' uil' easontas,
'S taisbean do làth'reachd dhomh.

## 124

10,8,10,8. LEANABH AN AIGH.

LEANABH an àigh an leanabh bh'aig Màiri,
Rugadh an stàbull Rìgh nan dùl;
Thainig do 'n fhàsach, dh'fhuiling 'nar n-àite,
Son' iad an àireamh bhitheas dha dlùth.

2 Ged a bhios leanaban aig righrean na talmhainn,
'N greadnachas garbh is anabarr mùirn;
'S geàrr gus am falbh iad, 's fàsaidh iad anmhunn,
An àilleachd 's an dealbh a' searg 'san ùir.

3 Cha b'ionnan 's an t-Uan a thainig g' ar fuasgladh,
Iriosal stuama, ghluais e 'n tùs;
Naomha gun truailleachd, Cruithear an t-sluaigh,
Dh' éirich e suas le buaidh o'n ùir.

4 So leanabh an àigh, mar dh'aithris na fàidhean,
'S na h-ainglean àrd, b'e miann an sùl;
'S e 's airidh air gràdh 's air urram thoirt dha,
Is sona an àireamh bhitheas dha dlùth.

## 125

7,7,7,7. A' PHAIDIR.

ATHAIR naomha ta air neamh,
Measg nan Ceruban ad thàmh,
Chi thu nuas bho d' Chathair-Rìgh
H-uile nì a dhealbh do làmh.

2 Naomhaichear t' ainm, Rìgh na glòir,
Luaidh cia mòr tha meud na cùis,
'S nach faod aingil fein gun sgàil
Seasamh roimh dhealradh do ghnùis.

3 Thigeadh 's buanachadh do reachd,
Craobh-sgaoil soisgeul Chrìosd 's gach cèarn,
Thoir da mar oighreachd 's mar shealbh
Gach fine dhealbhadh le d' làimh.

4 Gach fin' air an dealraich grian,
Gair' is cian gu mol iad thu,
Mar air nèamh a bhos gu caomh,
Sìor-sheinneadh do naoimh do chliù.

5 'S tu thug beatha do gach feòil
'S tha cumail an deò 'nan cré,
Thoir le d' bheannachd dhuinn gach là
Lòn gach tràth mar thig ar feum.

6 Maith ar ciont air sgàth do ghràis,
Nigh ar càil am fuil an Uain;
Dean-s' ar neartachadh, a Rìgh,
Maitheanas o 'r crì thoirt uainn.

7 Na leig 'm buaireadh sinn chum lochd;
Saor o'n olc sinn, gabh dhinn truas;
'S anns an àm am buairear sinn,
Cuidich leinn is cum sin suas.

8 Oir 's leat rìoghachd, neart, is glòir,
Onoir is mòralachd shìor:
Moladh is aoradh gach slòigh,
Gu sìorruidh buan, amhluidh bìodh.

## 126

7,7,7,7. GUIDHE A' CHREIDMHICH.

RIGH na cruinne ta gun chrìch,
Dean mi cuimhneach ort gach tràth
Na leig air seacharan mi
Air slighe ta baobhaidh bàth.

2 Seòl mi anns an t-slighe cheirt,
Rìgh nan feart tha os ar cionn,
As leth Aoin Iosa, do Mhac,
Maith gach peacadh rinneadh leam.

3 Maith dhomh gach peacadh gu léir,
A rinneadh leam fein a ghnàth ;
Agus saor-sa mi bho lochd,
Bho 'n 's fiosrach thu nochd mar tàim.

4 Ata mise nochd gu truagh;
Ta mise truaillidh am chorp;
Ta mo chridhe-sa fo leòn;
Ta peacadh-bàis air mo lot.

5 Ach Fhir dh' fhuiling bàs ri crann,
Le piantaibh teann is cam-bhreith,
Dion-sa mise, Mhic mo Dhé,
Cuir-sa gu treun as mo leth.

6 Cruthaich annam cridhe nuadh,
Fhir a chaidh 's an uaigh gun lochd;
Bho 'n is fiosraich thu mar tha,
Cridhe cnàmha 'na mo chorp.

7 Deònaich aithreachas dhomh tràth,
Na leig-sa làthair mo dhìth
Bho 'n is tu tobar gach gràis,
Fuainig as gach càs mi, Rìgh !

# 127

8,6,8,6,D. FULANGAS CHRIOSD.

SE fulangas mo Shlànuigheir
A bhios mo dhàn a luaidh,
Mor irioslachd an Ard-Rìgh sin
'Na bhreith 's 'na bhàs ro chruaidh ;
'S e 'n t-iongantas bu mhìorbhuilich
Chaidh ìnnse riamh do shluagh ,
An Dia bha ann o shìorruidheachd
Bhi fàs 'na chìochran truagh.

2 Lean buidheann mhòr do 'n fhàsach e,
Is dh' fhan tri làith 'na chòir ;
Cuig mìle bha de àireamh ann
Bh' air fàilneachadh chion lòin ;
Am beagan fhuair iad bheannaich e,
Dà iasg 's cuig arain eòrn',
Is dh' ith iad gus 'n do shàsuicheadh,
Is dh' fhàg iad ni bu leòir.

3 Ach 'nuair bha 'n t-àm a' dluthachadh
'S an siùbhladh e chum glòir,
Gu 'n ghairm e chuige dheisciobuil,
Is dheasaich e dhoibh lòn ;
Gu 'n chuir e sios 'nan suidhe iad,
'S gach uidheam air a' bhòrd,
Aran 's fìon do riaraich' orr',
Bha ciallach' fhala 's fheòl'.

4 Is thug e sin mar òrdugh dhoibh
Bhi 'n còmhnuidh ac' gu bràth,
A dh' fhoillseachadh mhòr fhulangais,
A dh' fhuiling air an sgàth

Gu 'n itheadh is gu 'n òladh iad,
De fheartaibh mòr a ghràidh;
'S gu 'm bitheadh e 'na chuimhneachan,
D'a mhuinntir air a bhàs.

5 Bha 'm bàs ud mallaicht' piantachail,
Ro ghuineach, diogh'ltach dòigh,
Ro chraiteach, nàrach, fadalach,
'S e teachd ro ghrad 'na chòir;
Bu nì ro oillteil, uamhasach,
Seachd uair' bhi 'n crochadh beò
Air féith a chuirp 'g an spìonadh as:
Cò dh' fhaodas inns' a leòn?

6 Fa dheireadh labhair Iosa riu,
"Tha mi an ìotadh mòr;"
Ghabh domblas agus fìon-geur iad
'S deoch shìn iad dha r'a h-òl;
'N sin thubhairt "Tha e crìochnaichte
Gach nì ghabh mi os làimh,"
'S le sgairteachd chruaidh gu'n ghlaodh e mach,
Is chlaon e cheann gu bàs.

7 B'e sud an glaodh bha cruadalach,
Do chual e 'n cruinne-cé;
Gach creag air thalamh sgealbadh leis,
'S na mairbh ghrad chlisg gu léir;
Do thionndaidh ghrian gu dorchadas,
Is chaochail colg gach nì;
Bha chruitheachd mar gu 'm bàsaicheadh,
'S i tarruing chum a crìch.

## 128

5.5,8,5,5,8,
or
10,8,10,8.

### LUCHD-TURUIS NA BEATHA.

NACH faic thu an sluagh, do chala nam buadh,
A fhuair thar nan stuadhan beucach?
Tha sonas is sìth a' lìonadh gach crì,
'S cha sgarar iad chaoidh bho chéile.

2 Tha truaighean aig crìch, tha crùin air an cinn,
Gu binn tha iad seinn le éibhneas;
Toirt molaidh is cliù dh' Fhear-saoraidh an rùin,
Thug sàbhailt g'a ionnsuidh féin iad.

3 'Nuair theann iad ri falbh bha 'n t-slighe dhoibh dorch',
'S mu 'n cuairt doibh bha 'n stoirm a' séideadh;
Gu 'n robh iomadh nì cur eagal 'nan crì,
Bha 'm peacanna lionmhor éitidh.

4 Chaidh sgapadh 's na neòil bha cur orra sgleò,
Is chunnaic iad glòir an Treun-fhir;
Le creideamh 'na ghràdh, 's 'na ùmhlachd 'nan àit,
Iad féin thug iad dha le éibhneas.

## 129

9,9,9,9.

### AN DACHAIDH BHUAN.

AIR dhomh bhi sealltuinn air saoghal truagh,
Chi mi caochladh tighinn air gach uair;
Chi mi daoine a' cur an cùl rium,
'S a' dol gu dlùth chum na dachaidh bhuan.

2 Tha sean is òg a' dol sìos do 'n uaigh;
Air lag 's air làidir tha 'm bàs toirt buaidh;
'Nuair thig an t-àm dhoibh an saoghal fhàgail,
Ma 's tinn no slàn iad, cha tàmh iad uair.

3 Ach 's rabhadh mòr sud do chàch de 'n t-slaugh,
'S is mithich dhomhsa gun chur fad' uam;
Tha rabhadh garbh ann bhi deas gu falbh as,
Oir tha 'n tigh talmhaidh gu tigh'n a nuas.

4 Ach ma 's fìrean thu a' thuig an fhuaim,
'S do 'n d' rinneadh prìseil an Tì thug buaidh,
Tha 'g iarraidh imeachd an ceum na fìrinn,
Is t' aghaidh dìreach air Sìon shuas;

5 'S a h-uile cùis anns am bi ort feum,
'S e fantuinn dlùth ris fo sgàil a sgéith,
Bheir ort gu 'n giùlain thu h-uile cùis diubh,
'Nuair bhios do shùil air na dh' fhuiling e.

6 Is ged tha chàirdean an so air chuairt,
Bheir e an àird iad, is gheibh iad duais;
'Nuair thig am bàs theid iad suas gu Pàrras,
'S bi iad gu bràth aig an Dachaidh bhuan.

## 130

13,13,13,13. AN T-AITE BH' AIG EOIN.

'SI Nighean Shioin 's feàrr dheth, 's i fhuair am fàbhor mòr,
Bhi tighinn as an fhàsach is Fear a gràidh 'na còir;

Cha 'n iarrainn tuilleadh fàbhoir no gràis an tìr
nam beò,
Ach luidhe 'n uchd an t-Slan'gheir, an t-àit anns
an robh Eoin.

2 Bhiodh am broilleach blàth sin 'g am àrach, 's
bhithinn beò,
Le neart nam briathran gràsmhor, ri 'n iarraidh
b' fheàrr na 'n t-òr;
Bhiodh m' anam air a shàsach' le pàirt de 'n aran
bheò,
'Nuair gheibhinn bhi fo sgàil-san, an t-àit anns an
robh Eoin.

3 Cha b' eagal leam an tràth sin gach nàmhaid th' air
mo thòir,
'S gu 'm b'e do ghairdean gràsmhor mo neart, mo
shlàint, 's mo threòir;
Cha sgaradh beath' na bàs mi gu bràth o ghaol
cho mòr,
Bha còrdan gràidh cho làidir 's an àit anns an robh
Eoin.

4 'Nuair dh' fhàilnicheas mo bhuaidhean 's mi dol
thoirt suas an deò,
Cha dean Rìgh nan Uamhas mo sgaradh uait 's tu
beò:
'N uair bhios mo cridhe fàillig 's mi fàgail gleann
nan deòir,
Bu mhaith an leaba-bhàis sud bhi anns an àit
bh' aig Eoin

5 Ma dhùisgeas mi 'na ìomhaigh fo dhìon 's an latha mhòr,
'S e féin 'na sgàil 's 'na ghrian domh, 's mi riaraichte gu leòir,
Chaithinns' anns an t-sìorriachd 's cha 'n iarrainn tuilleadh glòir,
Ach suidhe sios fo sgàile 's an àit' anns an robh Eoin.

L.M.

## 131

GACH uile fhine tha fo 'n speur,
Do 'n Chruithear thugaibh cliù gu léir;
Is feadh na cruinne biodh gach beul
Cur ainm an t-Slàn'gheir mhòir an céill.

2 A Dhé, is buan do throcair chaomh,
'S is fìrinn shìorruidh t' Fhacal naomh;
Sgaoilear do chliú o chuan gu cuan,
Cho fad' 's a mhaireas grian is luan. *Amen.*



